Davidsmith

# DANA
# SPIORADAIL

ANN AN

DA EARRANN.

A CHEUD EARRANN,

AIR DHOIGH ARAIDH, ARSON

**Cloinne agus Muinntir Oga:**

AN DARA EARRANN

ARSON

MUINNTIR AIG GACH AOIS.

---

Bha na Gaidheil ro aineolach, dhall.
Bha iunnsachadh gann 'nam measg:
Bha 'n eòlas co tana, s co mall,
'S nach b'aithne dhoihh 'n call a mheas.——
'S e b'annsa leo 'n airgiod, 's an or,
haitheadh gu gòrach, truagh,
amaïdeachd. òranaibh, 's òl,
[illegible] bainnsibh [illegible] ceol d'an cluais.
Cha 'n iogh[illegible] ged bha iad gun chail,
Do fhocal n[illegible] slaint' aig Dia,
Ged choisinn an namhaid an gradh
'S ged bha iad toirt da a mhiann.

MAC GRIOGAIR.

---

GLASCHO:
CLO-BHUAILTE LE D. MACCOINICH.
MDCCCXIX.

# AN ROI-RADH.

---

Tha na Dana a leanas, air an roinn nan Da Earran. Tha chuid mhor de dhain a Cheud Earrann, air an eadar-theangachadh o na Danaibh beurla a rinneadh arson cloinn, leis an diadhair urramach *Isaac Bhatts*. Tha muinntir a ta nam breitheamhna iomchuidh, cumail amach gu bheil buaidh air na dain so anns a bheurla, tha ga 'n deanamh fior fhreagarach, mar mheadhon teagaisg arson cloinn oga; agus 's e sin gu bheil a lethid do aon-fhillteachd anns na briathraibh a ta air an gnathachadh annta, 's gu'm faod a chlann is oige an tuigsinn. Agus mar an ceudna, gu bheil na samhlachan th'annta air an tarruing o nithe air am faod leanabh a bhi eolach. Tha briathran agus samhlachan aon-fhillte 'nis air an gnathachadh annt' anns a Ghaelic; oir b'e durachd an eadar-theangair gu'm bitheadh iad co furus ri'n tuigsinn anns a chainnte sin 's a tha iad anns a bheurla.—Cha 'n fhiosrach leis gu bheil ni sam bith annta, nach eil do reir focal na firinn.

Ged, tha na dain so air an runachadh, air dhoigh araidh arson cloinne, agus muinntir oga; gidheadh faoduidh muinntir a ta air fas suas, no eadhon a ta aosmhor buannachd fhaotuinn o bhi ga'n leughadh, agus gan eisdeachd, agus o bhi meoracha' orra.

Tha dain an Dara Earrann, mu chuid de theagasgaibh agus dhleasnasaibh a chreidimh chriosduidh; agus mu chuid de na geallanaibh luachmhor *a bhuineas amhain do fhior phobull De.*



'S e earail an Scriobtuir do pharantaibh, "Togaibh bhur clann ann an oilean agus ann an teagasg an Tighearna." Ma tha fior eagal Dhe oirbh, agus ma tha an gradh ceart agaibh do bhur cloinn, cha 'n 'eil ni 's an t-saoghal is mo a bhitheas na chradh cridhe dhuibh, na bhi ga'm faicinn a fas asuas an ann aineolas air Dia, agus an lorg sin, ann an aindiadh'achd.

Ach a Mhaithriche, 's e bhur crannchur-se a bhi 'measg na cloinne ré am bliadhna oga. Am bheil ni sam bith is cliuitiche agus is ciataiche anns an urra sibhse a bhi air bhur cleachdadh, na ann a bhi togal asuas bhur clann ann an eolas Criosduidh, agus arson seirbhis Dé. 'S ann chum bhur cobhair gu so a dheanamh, a ta na dain so air an ullachadh. Air na aobhar sin, gnathaichibh iad chum na criche so. Co luath 's a thig cainnt do 'ur cloinn, bhitheadh e deagh-mhaiseach aig gach àm iomchuidh, a bhi ga'n leughadh agus ga 'm mineachadh dhoibh, agus ga'n iunnsachadh dhoibh air am meoghar. Ach gu h-araid dar thig iad fein gu comas leughaidh, nach leigeadh sibh leo dearmad a dheanamh orra. Gnathaichibh maille ris na dain so, an leabhair ceisd arson cloinne, a ta eadar-theangaichte o bheurla *Mhaighstir Uilleam Brun*. Agus bithidh iad air an ulluchadh leo sin arson leabhraichibh 's mò.

Chum a chlann a thoirt gu tuigse n'is fearr air na danaibh, bhitheadh e iomchuidh a bhi cuir ceisdean riu mu'n timchioll, agus a bhi toirt orra a bhi tabhairt freagradh co fad 's a tha e nan comas, ann am briathraibh an Scriobtuir. Chum an cobhair gu so a dheanamh, chuireadh asios an deigh cuid de na danaibh, aireamh a chaibdeil agus an rainn anns am faighear an Scriobtuir sin, a ta dearbhadh, daighnachadh agus a soilleireachadh, a ni a ta an dan a cumail amach.

Ach athraiche, rinn Dia 'n a fhreasdal uachdranaibh dhibhse air bhur teaghlaichibh fein. Uimesin gairmidh e gu cunntas sibh anns an t-siorruidheachd, arson an doigh anns am bheil sibh a togal asuas bhur cloinne. Agus ma tha sibh a gabhail so gu cridhe, cha bhi sibh dearmadach, air a bhi gnathachadh gach meadhon tha ann bhur comas, chum eolas Criosduidh a cho-partachadh riu.

Pharanta agus a luchd-teagaisg, cuimhnichibh gu'm faod Pol a bhi suidheachadh agus Apollos a bhi 'g uisgeachadh, ach gur e Dia amhain a bheir am fas. Air an aobhar sin, bithibh aig dian urnuigh gu'm beannuich Dia bhur saothar ann an teagasg an oigridh, le spiorad naomh nan uile ghras.

A Neach oig, co sam bith thu, Tha dian dhurachd agam air thusa bhi sona gu siorruidh anns na neamha. Ach leig dhomh innseadh dhuit nach ruig thu gu brach an t-ionad solasach sin, le obair, no le ni sam bith eile is urrainn thu dheanamh dhiot fein. Oir o'n uair a thuit Adhamh anns a gharadh, cha robh aon d'a shliochd, an taobh mach do Chriosd, comasach, air ni sam bith a dheanamh saor o pheacadh, no choisneadh deagh-ghean Dhe; agus air an aobhar sin, is diomhain dhuitse a bhi saoilsinn gu bheil, no gu'm bi thusa comasach.—Guidheam ort, ma thaa bheag sam bith do ghradh agad do d'anam fein, thu ghabhail gu cridhe na sgriobtuirean a ta 'g innseadh dhuit.—Gu'n do chailleadh thu ann an Adhamh (*a*); Gun do dhealbhadh thu ann an euceart 's ann am peacadh (*b*); gu n d'rugadh tu aineolach mar loth asail fhiadhaich (*c*); gu bheil smuainte do chridhe amhain olc gach aon la (*d*); Gu bheil d'inntinn fheolmhor na naimhdeas an aghaidh Dhia (*e*); Uimesin, gu bheil thu 'n ad leanabh feirge (*f*); Agus mar beirear a ris thu nach fhaic thu rioghachd Dhe gu brach. (*g*)—Is e so, ma ta, do staid a thaobh nadur. Agus gun teagamh is staid thruagh i. Gidheadh buidheachas do Dhia, cha staid i a ta gun dhochas. Oir tre throcair De, faoduidh tu fhathasd a bhi air do dheanamh 'n ad oidhre air sonas siorruidh, tre chreidimh ann an Iosa Criosd.—Tha e air iarraidh ort spairn chruaidh a dheanamh gu dol a stigh air a gheata chumhann (*h*); Agus is ann a chum do sheoladh gu umhlachd a thoirt do 'n aithne chudthromach so, a ta na dain a leanas, air an ullachadh. Ach thoir fanear, ma 's aill leat gu freagradh iad a chrioch so, agus ma 's math leat iad a bhi feumail do d'anam, gu'n d'thigeadh e dhuit a bhi ga'n leughadh, ga'n chnuasachadh, agus ga'm faotuinn air do mheoghair, cha 'n ann gu h-aotrom, mar oran faoin, ach le mor churam agus le dian urnuigh gu 'n deanamh spiorad Dhe, is urrainn d' inntinn dhorch a shoillseachadh, am beannachadh dhuit.

Mar an ceudna 'n uair a bhitheas cothrom agad, ach gu h-araid air la na sabaid, gabh do Bhiobul, agus faic anns an ordugh anns am bheil iad air an cuir a sios an deigh na dain, na h-earrannan sin de na Sgriobtuir' a ta dearbhadh agus a soilleirachadh na nithe a ta an dan a cumail amach; agus gleidh air do chuimhne iad, agus bi tric a meorachadh orra.

(*a*) Faic Rom, v. 12, 18, 19; 1 Cor. xv. 21, 22. (*b*) Salm li. 5. (*c*) Iob xi. 12. (*d*) Gen. vi. 5. (*e*) Rom. viii. 7 (*f*) Ephes. ii. 3. (*g*) Eoin iii. 3. (*h*) Lucas xiii. 24.

# DANA.

## A CHEUD EARRANN.

### I.

MU'N CHRUTHACHADH, MU LEAGADH AN DUINE, AGUS MU SHAORSA TRID CHRIOSD.

1. O thusa Dhia, ' bha ann a riamh,
'S nach criochanaich gu bràch;
Thoir dhomhsa ciall, gu seinn le fiamh,
Do mhiorbhuilean ro àrd.

2. B'e tùs do ghniomh, an saoghal cian;
'S e'n talamh gniomh do lamh;
'S tu rinn na spéur, le guth do bheil;
An cuan, 's na theid air snàmh;

3. 'S tu rinn a ghrian, 's a ghealach fein;
'S gach aon de n' réultan àrd;
Gach be'ach is éun, gach luibh is féur,
Gach craobh is geug ta fàs.

4. Bha Spiorad Dhé a gluas'd gu tréun,
'S an t-uisg' a geilleadh dhà;
Gach uile ghnê 's a chruinne chê,
Thug Dia dhoibh àithn gu fàs.

5. 'Sin labhair Dia ri càch do 'n Triath,
Ni sinn duin', 's ciall thoirt dha;—
Reir coslas Dhia, bh'a thoil 's a mhiann,
'S bha'n domhainn fo riaghladh Adh'mh;

6. Gach ní is dùil ta air an t-saogh'l,
    Ach meas aon chraoibh bhi slàn:
'S an àm an ith thu dheth a meas,
    Thu fein 's do shliochd theid bàs. (*a*)

7. Reic Adh'mh a chôir air làn a bheòil; (*b*)
    Sud abbhar bhroin gach àil; (*c*)
Ach Criosd nam buadh, bha riamh làn truais,
    Bi' throcair buan gu brach;

8. Lùb e a cheann fo 'n eallach throm,
    Bha'n gealltuinn do shliochd Adh'mh: (*d*)
'S 'n uair thug e buaidh, chaidh thogal suas,
    Gu' chathair uasal àrd. (*e*)

(*a*) Faic Genesis Caib i. air fad. (*b*) agus Caib iii. (*c*) Rom. v. 19. (*d*) Galat. iii. 13. (*e*) Philip. ii 5—11; Ephes. i. 19—22.

## II.

### Mu Dhia, a rinn a ghrian agus a ghealach.

*Leanabh.*

1. Dhearc mi a ghrian aig eiridh suas,
    O chùl nam beanntaibh garbh;
'S mar thriall i suas gu àrd na speur,
    Gun theich an dorch air falbh;
'Sin thaom an solus mach mu'n cuairt,
    Cuir air gach machair mais is snuadh.

2. Co luath 's a chriochnaich ' ghrian a reis,
    Gun d'eirich ' ghealach chaoin;
'S na deighs' gun thaisbean anns na speur;
    Na reultan aon le h-aon.

Co ' rinn a ghrian 's a ghealach féin,
'S na reultan lionmhor uil' gu lair?

*Mathair.*

3. 'S e Dia, mo ghaol, le neart ro thréun
Rinn iad gu léir air thùs;
Leis ghleidheadh iad o thuiteam sios,
Is riaghladh iad nan cùrs:
'N Dia glòrmhor àrd tha gabhail tàmh
Oscionn nan réultaibh shuas air néamh.

*Leanabh.*

4. Cia mor an Dia sin ann an neart,
Tha 'g an carach' anns na spéur;
Ro àrd tha e chum toirt fanear,
Aon ghearan thig o'm bheul:
O mhàthair, innsibh 'n deonach leis
Eisdeachd ri leanabh òg mar mis?

*Mathair.*

5. Mo ghaol, gun teagamh, 's deonach leis.
'S ged ' rinn e feachd na spéur,
Na bitheadh eagal idir ort,
Nach cluinn e thu 'n a d'fhéum:
Do leanabh beag tha lag is faoin,
A bhitheas 'g urnuigh, 's mòr a ghaol.

6. Seall air an nòinean iosal fann,
'Bhios clann a saltradh sios;
Seall air a chuileag os-do-chionn
Bhios dannsadh anns a ghrian;
Ged shaolas sinn iad suarach faoin,
Tha Dia 'g an cumail suas gach aon.

7. Reisd * 's cinnteach mi gu'n deònaich Criosd,
Taic is dion do chlannaibh òg;
'S on' fhuair e bas, 's ann air an sgàth,
Nach diùlt dhoibh gràs is glòir.
Bi 'g urnuigh ris gun chlos gach là,
Gus 'faigh thu 'n fhois a thig o ghràdh.

Faic Salm viii. 2. Mata xxi. 16. xix. 14. Salm xxxiv. 11. Gnath-fhoc. viii. 17. Eclesiastes xii. 1—8.

## III.

### Thusa Dhe a ta 'g am fhaicinn. (2.)

1. " Tha Dia 'g am fhaicinn anns gach àit;"
Air m'ainm 's mo nàdur 's fiosrach e;
Dha 's eòl gach gniomh a rinn mo làmh;
'S na smuainte ' ghabhas tàmh 'am chré.

2. Na'n cumadh clann do ghnà 'n am beachd,
Co faisg 's tha Dia dhoibh re an là,
'S gur ann an naomhachd tha a thlachd,
'S gur fuathach leis gach lochd do ghnà;

3. O cionnus idir b'urrain iad,
Bhi mealladh chéile ann an cluich,
Bhi mallachadh na 'g innseadh bhréug,
Na 'g ràdh ni eucoireach sam bith.

4. Am fianuis duine diadhaidh, còir,
Bi' curam òirn ciod 'their 's a ni;

* *uimesin*, then, therefore.

'S nach eagal leams' an Ti ri mhòr
Tha ghnà na f hianuis oirn 's gach ni.

5. A réisd, 'n uair bhitheas agam déigh,
Air lochd a dheanamh dh'oich' na là;
'Sin cuimhnicheam a steach mo chridh',
" *Tha Dia 'g am f hacinn anns gach ait.*"

Faic Salm cxxxix. 1—12; Gnath-f hoc. xv. 3. Daniel ii. 22.

## IV.

### Breith Chriosd. (2.)

1. Bâ, bà, mo ghaol, bi tosdach, sàmhach,
Aingle naomh gu'n dian do shuain;
Is beannachdan ro mhor gun aireamh,
Tigeadh ort gach là anuas.

2. Is mòr gur fearr f huair thus' do chàireadh
Air gach là o n' bha thu ann,
Na f huair Mac Dhe, a ghabh do nàdur,
'S e na naoidhean òg is fann.

3. Do chreadhall tha i socrach, blàth, glan,
'S cruaidh an t-àit 's na luidh do Dhia;
Dar rugadh e measg eich 's a stàbull,
Anns a phrasaich luidh e sios. (*a*)

4. A leinidh bheannuicht'! bha do nàdur
Fiorghlan, bàigheal, stuaim, is seimh: (*b*)
Gu'n chòmhnuich thu measg ciontaich stràiceil* (*c*)
'S b'iongnadh so do ainglibh neimh. (*d*.)

---

* *ardanach.*

5. Is ann chum spionadh clann o'n t-satan,
'S chum an nàdur dheanamh nuadh,
Rinn Criosd a chathair-rioghal fhàgail,
Dh'fhulang nàire, bròn is truaigh'. (*e*)

(*a*) *Faic* Lucas ii. 6, 7, 12, 16. (*b*) Eabh. vii. 26. Mata xii. 18—20. (*c*) Salm xxii. 12. 13. Eabh. xii. 3. (*d*) I. Tim iii. 16. I. Pead. i. 12. (*e*) Is. liii. 4. 5. 6. Eabh. ii. 9, 10.

## V.

### Fulangas Chriosd.

1. Feuch mu mheadhon la tha ann,
Oidhche dhorch gu h-obann, cas! (*a*)
Creagan spealgadh, 's crith air fonn! (*b*)
Ciod' o chlann is coireach ris?
Ciod is aobhar dhoibh so ' bhi?
—Bhàsaich Criosd air Calbhari. (*c*)

2. Feuch an droighinn sàthte na cheann! (*d*)
Faic a dhruim na spuaicean gort! (*e*)
Faic e crochte ris a chrann. (*f*)
Call a shnuadh, a sgiamh, 's a neart! (*g*)
'S duth an gniomh a rinneadh leò,
Chéus is mharbh iad Triath na glòir! (*h*)

3. Feuch! o chréuchdaibh is o thaobh, (*i*)
Fhuil' ga taomadh sios gu làir! *
Cluinn e nis, le iolach ghlaoidh,
'G aomadh ' chinn, 's a faighinn bàs! (*l*)
Eisdibh ' chlann, is gheibh sibh fios,
Carson ' leag Criosd a bheath' sios.

* *air an talamh.*

4. Esan bha na Righ gu h-àrd,
Dh'fhàg e 'rioghachd arson uaigh: (*m*)
Umhlachd, fhulangas, 's a bhàs,
Choisinn slàint' do chiontaich thruagh. (*n*)
'S toigh leis clann ' bheir umhlachd dhà,
'Chreideas ann, sa bheir dha gràdh.

5. Sibhs' bha truaillidh, salach, faoin,
Thoill a chorruich naomh, 's a ghruaim;
Sheall e oirbh le truas is gaol,
'S chum bhur saoradh ghreas e nuas.
Eisdibh,' chlann, 's e so 'n cion-fàth,
'N d'islich Criosd e fein gu bàs. (*o*)

6. Tig a leinidh, reisd, le gaol,
D'ùrnuigh dean ri Criosd, ag ràdh,
" Maith mo chiont, is dean mi naomh,
" 'S deonuich saors' dhomh tríd do bhàs.
" Thaisbean thu do ghràdh do chlann;
" 'N diult thu reisd, mo ghearan fann."

(*a*) Mata xxvii. 45. (*b*) 51. (*c*) 50. (*d*) 29. Marc. xv. 19. (*f*) Eoin xix. 18. (*g*) Salm xxii. 14, 15. (*h*) Gniomh. ii. 23. II. Cor. ii. 8. (*i*) Salm xxii. 16. Eoin xix. 34. (*l*) 30. (*m*) Is. ix. 6. Eoin xvii. 5. Philip. ii. 6—8. (*n*) Is. liii. 4—6. II. Cor. viii. 9. Is. xi. 1—3. Salm lxviii. 18. (*o*) Titus ii. 14. I. Tim. i. 15. Eabh. x. 5, 6, 7, 9, 10, 14.

## VI.

### Cunnart a bhi cuir dail.

1. Carson a shaolinn tuille 's luath,
An diùgh, gu smuanach' mu na bhàs;

Tha iad co òg riùm anns an uaigh; (*a*)
'S cha chinnt gun d'fhuair mi seach an là s'. (*b*)

2. Ma ni mo chridhe cealgach tàir,
Air cuireadh grasmhor soisgeul Chriosd,
Sin feudar m'fhàgal chaoidh gun ghràs,
Chum m'ailghios truallidh chuir an gniomh. (*c*)

3. Ciod 'dhéiris dhomh, ma mhionnas Dia,
'N uair tha mi diùltadh striochdadh dha;
Gun diùltar leis mo ghearan dian,
'N uair thig orm tinneas, pian no bas! (*d.*)

4. Ciod 'dh'éiris dhomh ma lasas fhearg,
'N uair dhiùltam tairgse de a ghras;
'S gu'n tionnd a ghradh gu corruich gharg,
'S gun buail e marbh mi anns an ait! (*e*)

5. Gur cunnartach bhi brosnach' Dhia!
Oir meud a dhiogh'ltas co do'n eòl: (*f*)
Grad chuiridh e le shlat a sios,
Chum cràdh is pian, aindiadhaich og. (*g*)

6. 'Sin bios e diomhan dhomh gu sior,
Bhi tagradh dian mo chuir fa sgaoil,
Cha'n fhaigh mi rís air ais mo thim,
'S gu brach cha'n fhaic mi Criosd 'n a ghaol.(*h*)

(*a*) Iob iii. 19. (*b*) Gnath-fhocal xxvi. 1 Seum. iv. 14. Salm xc. 12. (*c*) Eabh. xii. 15—17. II. Tesal. ii. 10—12. Rom. i. 28. Lucas xix. 41, 42. (*d.*) Eabh. iii. 15—19. Gnath-fhocail i. 23—31. (*e*) Salm ii. 12. (*f*) Salm xc. 11. (*g*) Salm ix. 17. (*h*) Taisb. xiv. 10, 11

## VII.

### A Bhuannachd a th'ann a bhi diadhaidh trathail.

1. Is sona 'n leanabh dh'eisdeas tra,
Ri teageasg neamhaidh fior;
'S le 'm fuath an t-slighe pheacach, chlaon,
Gu h-ifrinn dh'aomás sios. (*a*)

2. Ma bheir sinn suas sinn fein do Dhia,
'N uair tha sinn òg is fann,
Bheir Esan neart dhuinn gu bhi triall,
'Na shlighe fein gach am. (*b*)

3. Bi'dh seirbhis Dhe n'is socraich dhuinn,
Ma thoisich sinn ri luath, (*c*)
Ach daighnichear 'n an ciont gu teann,
A chlann a bheir dhi fuath. (*d*)

4. Ma ghabhas sinn 's an diadh'achd tlachd,
'N uair tha sinn sgairteal òg,
Ni so ar dion o mhile lochd,
'S ar cumail ceart 's an ròd.

5. Ni so sinn béusach, ciallach, stuaim,
'N ar n-uile ghluas'd do ghna;
Is togaidh e ar n-inntinn suas,
Le buaidh thar eagal bais. (*e*)

6 Thoir oirn' gu 'n coisrig sinn, a Dhe,
Dhuit fein ar bliadhna og;

'S bheir so dhuinn sòlas agus sìth,
An cian a bhìos sinn beo.

7. Oir bithidh tu do d' chlann do ghna,
Mar Athair lan de thruas; *(f)*
Is anns gach trioblaid chruaidh is cas,
Do ghras ni 'n cumail suas. *(g)*

8. Thoir orms ' bhi 'g urnuigh agus seinn,
'S bhi cinntinn ann an gras,
Ni so mi feumail do mo linn, *(h)*
Is deas air chinn a bhais. *(i)*

*(a)* II. Eachdr. xxxiv. 1—8. agus 26—28. Salm cxi. 10. Gnath-fhocail ix. 10. x. 27. xiv. 27. *(b)* Gnath-fhocail viii. 17, iii. 5. 6. *(c)* xxii. 6. *(d)* viii. 36. *(e)* i. 9. *Faic* Gnath-fhocail caib ii. *air fad*; caib iii. 13—26. agus iv. *air fad*; vi. 20—23. viii. 17—21. 32—35. Salm i. *air fad*; Is. iii. 10. Jer. xvii. 7. 8. *(f)* Salm ciii. 13. Jer. xxxi. 9. II. Cor. vi. 18. *(g)* Is. xliii. 1—3. Eoin xvi. 33. II. Cor. xii. 7, 8, 9. *(h)* Gnath-fhocail xv. 7. x. 21. Iob xxix. *air fad*; Salm cxii. 9. *(i)* Philip. i. 21. Taisb. xiv. 13.

## VIII.

### Oirdheircis a Bhiobuil.

1. A Dhe le iongnadh sheall mi fein,
Air d'oibre tréun ro mhor; *(a)*
Ach d'fhocal tha n'is mo na iad,
Aig cuir an ceill do ghloir. *(b)*

2. Na reultan soilleir anns na speur,
Bheir iadsan leus is iul; *(c)*

Ach d'fhocal maith bheir seòladh réidh,
Gu neamh nach leir do shuil. (*d*)

3. Tha raoin, a' cuir an ceill, le'm bàrr,
Do bhàigh 's do mhaitheas chaomh; (*e*)
Ach meas na beath' s na glòir tha fàs,
'Na d'fhocal gràsmhor naomh. (*f*)

4. An so, tha m' ionmhas thaght' an cleith, (*g*)
An so, tha m'aoibhneas làn; (*h*)
An so, a mhain, gheibh m' anam beath',
Nach dìbir mi gu brach. (*i*)

5. 'N ad lagh mo theagasg dean gu fior, (*l*)
'S air m'eacoir thoir dhomh beachd; (*m*)
'N ad shoisgeul faigheam slainte is sith,
Is saors' o m 'uile lochd. (*n*)

6. O d'fhocal teagaisg mi mu Chriosd,
'S mar leig e sios a bheath,
Chum m' anam thogal suas a rís,
'S mo dheanamh naomh is maith. (*o*)

7. Cha' n' eil aon leabhar fo an ghrian,
Co fior ri leabhar Dhe; (*p*)
Na dh'innseas dhuinn co ceart mu ghniomh,
'S mu chomhairl dhiamhair neamh. (*r*)

8. Thoir orms' gun d'thoir mi barrachd graidh,
Do'n Bhiobul le mo chri;
'S gun leugh mi ann le tlachd gach là,
'S deth so nach fhàs mi sgith.

(*a*) Iob xxxvii. 14—19. xxxviii. xxxix. xl. agus xlv, air fad. Salm cxi. 2. 3. Salm xix. 1—6. (*b*) 7—11. cxxxviii. 2. cxlvii. 19. 20. Eoin v. 39. (*c*) Salm cxxxvi. 7, 8, 9. Jer. xxxi. 35. Gniomh. xxvii. 20. (*d*) Rom. xv. 4. II. Tim. iii. 15, 16, 17. II. Phead. i. 19, 20, 21. (*e*) Salm lxv. 9—13. cvii. 35, 36, 37. (*f*) Eoin vi. 63. (*g*) cxix. 72. 103. (*h*) 162. Jer. xv. 16. (*i*) Seum. i. 18. 1 Pead. i. 22, 23. (*l*) Salm cxix. 18, 19. (*m*) cxxxix. 23, 24. (*n*) Ephes. i. 13. (*o*) Eoin xx. 31. (*p*) Salm xii. 6. (*r*) Ephes. iii. 2—11.

## XI.

### Misneach gu bhi 'g urnuigh.

1. Tha mòrachd Dhé oscionn gach smuain;
   Tha e mar chuan gun chrioch: (*a*)
'N a làthair anns na neamhibh shuas,
   Tha shluagh a slêuchdadh sios: (*b*)
'S an deigh sin, faoduidh leanabh ràdh,
O m'Athair, is mo charaid graidh! (*c*)

2. 'S e rinn na neamha os ar cionn,
   Le'n uidheam ghrinn gu léir;
'S e rinn an saoghal so, 's na th'ann;
   Le fhocal buadhach tréun: (*d*)
'S gidheadh cha diùlt e leanabh òg,
Bhios 'g ùrnuigh arson gràs is treòir. (*c*)

3. Na h-aingle lionmhor tha 'na làth'r,
   Ag seinn le 'n clàrsaich' òir,
Ni iads' an gnùis a chuir fo sgàil
   Ro dheàrsadh dian a ghlòir: (*e*)

'S gidheadh do 'n leanabh, bheir e cluais,
Bhi's cuir a ghearan tric a suas. (*c*)

4. Is mòr a ghràdh do leanabh fann,
Bhios 'g iarraidh cridhe nuadh:—
Do ionnsuidh theid mi fein gach àm,
Chum m'iundrain ' dheanamh suas;
Is iarram creidimh, gradh is éud;
'S gach gràs a choisinn Criosd d'a thréud.

(*a*) Iob xi. 7—9. Salm xlv. 3. Salm cvi. 2. Iob xxxvi. 26. (*b*) Taisb. v. 11—14. Salm ciii. 20, 21. (*c*) Jer. iii. 4. Mata xix. 14. 15. Marc. x. 14—16. (*d*) Eoin i, 5. (*e*) Isa. vi. 2. 3.

## X.

### LEANABH GEARAN AIR SMUAINTIBH SEACHRANACH AGUS FAOIN ANN AN URNUIGH.

1 'N uair lùbas mi, gach la, mo ghluin,
Chum m'ùrnuigh chuir a suas;
Mar d'thig na briathran o mo chri',
Cha tabbair Dia dhoibh cluais. (*a*)

2. Gidheadh bi' diomhanas 'n am ruin,
'N am ùrnuigh is 'n am sheinn;
Is tric mi smuanach' fad na h-ùin',
Air nithe faoin gun suim.

3. Bi' cluich gun diù, na dàbhais * fhaoin,
Ag goid mo smuain air falbh;

* *Toys, playthings, trifles.*

Ged bhuineadh dhomh le m'uile chri,
Bhi 'g iarraidh Chriosd mar shealbh.

4. Na bitheam tuillidh a so suas,
An aoradh gluas'd gu fiar;
Ma gheibh na smuainte diomhan rum,*
Cha'n éisdear rium le Dia. (*b*)

5. Ma ghabhas mi 'n a shlighe tlachd,
Reir cleachdadh clann tha naomh,
N uair dh'iarras mi e le mo bhéul,
Mo chri' bi' dhà na ghaol. (*c*)

(*a*) Deut. xxxviii. 47. 1 Sam. xvi. 7. Gnath. f hoc. xxiii. 26. iv. 23. Esec. xiv. 3. (*b*) Salm lxvi, 18. Isa. 1. 11, 12, 15. xxix. 13. 14. Eoin iv. 23, 24. (*c*) Mata vi. 20. 21.

## XI.

### Leanabh a' gearan air droch cridhe.

1. A Thighearn ciod ni leanabh faoin,
Rinn ciont chuir ann an daorsa theann,
Tha ioma olc a steach a'm chri',
Nach saolinn uair-egin a bhi ann.

2. Tha m' nàdur crosd, 's mo chridhe, cruaidh,
'S mo smuainte luaineach, diomhan, faoin,
'S ni buaireadh beag, mo bhrosnach' suas,
Gu iomadh aigne thruaillidh, chlaon.

3. 'N uair sheallas mi air d'aithntibh ceart,
'S dearbt' gun bhris mi iad gu léir:

*ait.

'S tha'n scriobtuir naomh ag innseadh dhuinn
Gu'n thoill gach peacadh corruich Dhe.

4. Gidheadh 'n uair lùbas mi mo ghluin,
Chum m'ùrnuigh, anfhann, chuir a suas,
Bi smuain mu chluich, no ni gun diù,
Ag goid mo rùin, 's aig faotuinn buaidh.

5. Air ioma sàbaid chuala mi,
Mu fhirinn Dé, 's mu shoisgeul Chriosd;
Gidheadh cha d' fhuair iad rum * a'm chri,
Mar nithe glòrmhor, priseal, fior.

6. O seal-'sa orm le suilibh truais,
'S mo chridhe cruaidh dean nuadh le gràs,
Is m' inntinn aotrom tog asuas,
Ri nithibh neamhaidh, luachmhor, àrd.

7. Tha mi dhiom fein gun neart, gun treoir,
Chum 'n obair mhòir so thoirt gu crioch;
Ach, Thighearn', teagaisg Thusa dhomhs',
Fior eòlas tearnaidh ort ' an Criosd.

## XII.

### Buidheachas arson Trocairean Spioradail agus Aimsireil.

1. 'N uair thachras dhomh bhi dol mu'n cuairt,
Sin chi mi iomadh truaghan faoin;
Ciod' dh'iocas mi do Dhia nam buadh,
Arson na fhuair mi uaidh do mhaoin.

---

* *ait.*

2. N' is mò na cach cha d' thoill mo ghniomh,
Ach Dia bhi fial o dheagh-ghean fein,
Oir th'agams lòn; is iads' gun bhiadh,
O thigh gu tigh ag iarraidh dhéirc.

3. Cia iomadh leanabh tha gach là,
Lom luideagach, ag dol mu'n cuairt;
Is mis air m'éideadh, reir mar 's àill:
Is air mo chumail blàth o'n fhuachd.

4. Is gann gur urrainn iomadh radh,
Gu bheil ac' ionad tamh na clos;
Ach 's leamsa dachaidh thaitneach, ghràidh,
Is leabaidh bhlath 's an gabh mi fois.

5. Am feadh, a dh'iunnsuich mòran òg,
Bhi goid, 's le'n deoin, bhi 'g innseadh bhreug
O Dhé, cha d'eagal theagasg dhomhs',
Is eòlas air do naomh thoil féin.

6. Nach iad so uile la an deigh la,
Do dheagh-ghean gràidh dhomh oscionn chàich;
O deònich gràs, gus 'n d'thoir mi gràdh,
Is umhlachd dhuit gach là n'is feàrr.

## XIII.

### Arson la na Sabaid.

1. 'S e so an là 's an d'éirich Criosd,
Gu moch o'n uaigh le buaidh;—(*a*)
C'arson a chaithinn ' mhaduinn naomh,
Gun chùram ann an suain?

2. 'S e so an la 's na bhriseadh leis,
Bainn ifrinn is a bhàis; (*a*)
'S fo chuing an t-Satain 'n gabh mi fois,
Gun iarrtas arson gras?

3. 'N diugh cruinnichidh luchd leanmhuinn Chriosd,
Chum striochdadh dha. le tlachd; (*b*)
'S nach triall mi fein, gus faigh mi ciall.
'S fior eolas air a reachd? (*c*)

4. 'N diugh fagaidh mi gach sugradh faoin,
Chum smaointeachadh air neamh; (*d*)
Is bith' mi 'g ùrnuigh, leugh', 's a seinn,
Mar bhios a mhuinntir naomh. (*e*)

5. Gidheadh bi m'aoradh truaillidh, faoin,
Mar fhaigh mi Spiorad Chriosd,
Gu m'anam bheothachadh le gaol,
Do nithe naomh an Triath. (*f*)

6. Thoir orms' gun gabh mi tlachd bhios mor,
'N ad là oscionn gach là; (*g*)
'S gu seachainn mi gach aon de'n t-seors,
Nach coimhead e le gradh.

(*a*) Mata xxviii. *air fad*. (*b*) Gniomh. xx. 7; 1 Corint xvi. 2. (*c*) Salm lxxiii. 16, 17. lxiii. 1, 2. (*d*) lxxxiv. 1, 2. xxvii. 4. xlviii. 9. (*e*) xxix. 9. (*f*) Eoin xv. 5. Sechar. xii 10. (*g*) Isa. lvi. 2, 6, 7. lviii. 12, 13.

## XIV.

## An Aghaidh Connsachadh agus Sabaid.

1. Biodh Coin le dréun, a gearradh chéil',
Chuir Dia an gné sin annt';
Biodh leomhain béucail, leòn 's a creuchdadh,
'S a réubadh threich le sunnd.

2. Ach 's coir do chlann, le deòin gach am,
Bhi ceannsachadh am feirg. (*a*)
Cha d'f huair iad riamh, aon lamh o Dhia,
Gu deanamh gniomh le aing. *

3. Tha eòin na coill, 's iad còmhladh cruinn,
Ag còrdadh binn nan nead;
'S nach ni ro nair' 'measg clann aon mhath'r,
Bhi gleachd, le stràic, † 's bhi trod. (*b*)

4. Tha'n deamhan buaireadh, clann gu tuasaid,
'S gu bhi bualadh dhorn, (*c*)
Mar theg e Cain, leis an ardan,
Gu mort a bhràthair còir.

5. O maith, a Dhe, na th'annainn fein,
De mhi-réit' na h-òige;
Thoir dhuinn gach là n'is mo do ghràdh,
Chum sinn f has n'is stòilte. (*d*)

(*a*) Salm xxxvii. 8. Eccles. viii. 9. Gnath-fhoc. xv. 1, 18. xvi. 32. (*b*) Salm cxxxiii. *air fad.* (*c*) Ephes. ii. 2. (*d*) Rom. xiv. 19; 2 Tim. ii. 22; Eabh. xii. 14.

---

* *gu crosda*, perversely. † *ardan*, pride.

## XV.

### An aghaidh a bhi fochaid, agus a bhi 'g eighach droch ainmean.

1. Ar teangean thugadh dhuinn, air tus,
Chum bhi toirt cliù do Dhia; (*a*)
'S cha'n ann gu tabhairt béum do dhaoin',
Le briathraibh faoin gun chiall. (*b*)

2. 'N uair bheir neach eile tàmailt dhomh,
No ni iad fanoid orm,
Tha 'm Biobul naomh aig toirmeasg dhomh,
Nach gairm mi dhiù droch ainm. (*c*)

3. Ach clann mhi-naomh a bhios gu dàn,
Le tàir ag atharrais
Air daoinibh maith, no nithe naomh,
Ni Dia an sgathadh as. (*d*)

4. 'N uair rinneadh roimhe so le clann,
Aig àm an sugradh fhaoin,
Elisha chaineadh, 'g radh nan cainnt,
" Gabh romhad suas chinn mhaol."

5. Chuir Dia gu h-obann as a choill,
Da mhathan * allta, chrosd',
A reub an cuirp; s' a chuir le bàs,
Am beòil, gu brach, nan tosd. (*e*)

6. Dhia mhor! cia uamhasach Thu fein,
Do pheacaich shean is òg: (*f*)

* *Mhangan, Mhath-ghamhuinn.*

O ! teagaisg dhomhs' bhi cumail srian,
Air briathraibh cainnt mo bheòil. (*g*)

(*a*) Salm xxxv. 28. xxx. 12. tha "*mo gloir*" anns an rann so a' cialluchadh, *mo theanga*; Gnath-fhoc. x. 20, 21. (*b*) Seum. iii. 8, 9, 10. (*c*) Rom. xii. 14, 17, 19—21. 1 Phead. iii. 9. (*d*) Gnath-fhoc. ix. 12. xix. 29. xxiv. 9. iii. 34. Is. xxviii. 22. Iudais 18. (*e*) 2 Righ ii. 23—25. (*f*) Deut. x. 17. Salm lxvi. 3. 5. Eabh. xii. 29. (*g*) Salm cxli. 3. 4.

## XVI.

### An aghaidh mionnan.

1. Na h-ainglean fiorghlan ann an glòir,
Tha iad ag aoradh dhuit, a Dhe; (*a*)
'S tha deamhnan ann an ifrinn shios,
Air chrith, fo phian do chorruich ghéur. (*b*)

2. Gidheadh bi clann, gu ladurn', dàn,
Aig deanamh tàir air d'ainm ro mhòr,
'S nuair tha orr' fearg, 's e dhoibh is gnàth,
Bhi mionnan, 's càineadh chaich do'n deoin. (*c*)

3. O cionnus 'dhuthas 'n gruaidh le nàir',
'N uair thig iad ann ad làth'r gu binn;
Oir ni thu 'm fuadach gus an ait,
'S an d'theid an cràdh o linn gu linn. (*d*)

4. 'S cha'n fhaigh iad sin, aon bhraon de uisg,
Chum pian an teangan chuir gu sàmh; (*e*)

Ach molams' thu, an so, le dùil,
Gu seinn mo theanga cliù air neamh. (*f*)

5. Bi' ormsa bròn 'nuair ni droch clann,
Air ainm an Tighearn' luaidh le tàir: (*g*)
'S e'n Ti ro mhor, 's cuís eagal leam, (*h*)
'S e'n Ti ro naomh, do'm buin mo ghràdh. (*i*)

6. Mo dh'fhàsas clann do'm bheil mo ghaol,
Mi-naomh 'n am briathraibh no 'n an gniomh,
'Sin cuiream cùl riù, 's ris gach aon,
Bhios deanamh tàir air saorsa Chriosd. (*k*)

(*a*) Isa. vi. 1—3. Taisb. v. 11, 12, vii. 11, 12. (*b*) Seum. ii. 19. Tais. xx. 10. (*c*) Rom. iii. 12, 13, 14. Titus. iii. 3. (*d*) Salm lix. 12. Sechariah v. 3, 4. Jer. xxiii. 10, 11, 12. Hosea. iv. 1—6, Mala. iii. 5. Taisb. xxi. 8. (*e*) Lucas xvi. 22—26. (*f*) Salm lxxii. 2. Salm xxiii. *air fad.* (*g*) Salm cxix 53. 136, 158. (*h*) Salm cxix. 120. 136. (*i*) Deut. vi. 5. x. 12. Mata xxii. 37. (*k*) Salm cxix. 115. cxxxix. 19. 20.

## XVII.

### An aghaidh Breugan.

1. Gur cliùiteach, maiseach, ann an clann;
Bhi gluas'd gu béusach, direach, stuaim,
'S a 'g radh na firinn aig gach am;
Oir gheibh an cainnt-san creideas uainn.

2. Ach breugairean, cha chreidear leinn,
'Nuair dh'innseas iad an ni tha fior:

Is nithear tàir orr' anns gach linn,
Mar mhuinntir shuarach, chealgach, fhiar.

3. Nach cuala sinn, 's nach d'fhuair sinn fios,
Gur gràin le Dia gach cealg is breug; (*a*)
'S gun' mharbhadh Ananias leis,
'N uair ghlacadh e le cealg 'n a bheul.

4. 'S gun d'rinneadh leis Sapphira chlaon,
A chaochla grad, gu bàs a's ùir,
'N uair dhaighnich i a bhréug mhi-naomh,
A 'rinn a companach an tùs. (*b*)

5. Ach 's toil le Dia gach aon a bhios,
Ag radh na firinn ann an gradh: (*c*)
Ach tilgidh e gach breugair sios,
Gu teine siorruidh chum a chràdh. (*d*)

6. Reisd, cumam caithris air mo bheul, (*e*)
Mu'n d'thoir e leir-sgrios air mo cheann;
Oir gleidhidh Dia fior chunntas geur,
Air gach breug a dh'innseas clann.

(*a*) Gnath-fhoc. vi. 19. xii. 22. (*b*) Gniomh. v. 1—11. (*c*) Salm xv. 2. li. 6. (*d*) Gnath-fhocail xix. 9. Taisb. xxi. 8. (*e*) Salm cxli. 3.

## XVIII.

### An Aghaidh Meirle.

1. Carson a ghoidinn o mo nabuidh,
Bheag no mhòr de chòir no chuid?

Arson deagh ghniomhaibh fhuair mi lamhan; (*a*)
'S truagh mi reisd mo bhios mi goid. (*b*)

2. Gur amaideach bhi idir saoilsinn,
Buannachd fhaotuinn le droch rian: (*c*)
Gach ni a fhuaras leis a mheirle,
Tionnduidh e gu nair' is pian. (*d*)

3. 'S tric a chi sinn leanabh oigeal,
Toiseachadh ri meirle chrion,
'S a fas n'is meas 's a ghniomh mhi-òrdeal,
'S ròp na croich gu chuir gu crioch. (*e*)

4. Cha bhi a mheirle chaoidh am folach,
Dh' aindeoin comas luchd na sannt
Bheir Dia an gniomh, na thim * gu solus, (*f*)
'S ni e peanas orr' nach gann. (*g.*)

5. Gleidh mo chri, a righ nan-uile,
Dean mi toilichte le mo mhaoin;
Eagal gan gabh mi ni nach buin domh,
Dean mo chumail ann ad ghaol.

(*a*) Iob xvii. 9. Salm xxiv. 4. Gnath-fhocail xxxi. 13, 20, 31. (*b*) Ier. xxv. 7. Salm xxvi. 10. Gnath-fhocail xii. 14. Hab. ii. 9. (*c*) Gnath-fhocail xxviii. 8. Ier. xvii. 11. (*d*) Iob. xxiv. 16, 17, 24. Micah ii. 2. 3. (*e*) Gnath-fhocail xxix. 15. (*f*) Ecles. xii. 14. (*g*) Salm xxxvii. 9. 1. 18, 21. Sechariah v. 3. 4.

---

* *àm.*

## XIX.

### An aghaidh ardan as trusgan no aodach ur.

1. Carson a thogt' ar n-inntinn suas,
Le aodach ùr, aig meud a luach?
Cha ro aon trusgan ann a riamh,
Mu'n deach an ciont a chuir an gniomh.

2. An uair rinn Eubh' gu dona, dall,
An trusgan neo-chiontais a chall,
Bha'n comhdach chuir i uimp 'n a ait
Mar earlas cinnteach air a bhas.

3. Gidheadh, th'a clann, le cridhe cruaidh,
As 'n earlas so aig deanamh uaill;
'S a taisbeanadh nach mòr am miagh,
Air trusgan firinnteachd o Chriosd.

4. Nach mòr ar prois, 's nach faoin ar beachd,
Ma 's aodach rimheach lion ar tlachd;
'S gun chaith na caoraich, is na h-uain,
An còmhdach sin' a dhuisg ar n-uaill.

5. 'S e ròs nan lios, 's an torman-dé,
Is sgiamhaich' deis, gu mòr na mí.
Is iads' air 'bheil an t-éideadh 's ailt', *
Bheir eòin is blàthan orra barr.

6. Reisd, iarram fein arson gach ní,
Ni maiseach m'inntinn is mo chrí:

---

* (*no*) *'s fearr.*

'S iad eòlas, firinn agus gras,
Na trusganan, gu mòr is fearr.

7. Bheir iad so barrachd ann an sgiamh,
Air trusgan aodaich' bh'ann a riamh;
Air soills' nan léug' aig mèud an luach,
'S air mais nan ròs, is aillidh snuadh.

8. 'S iad so an t-éideadh th'anns na néamh,
Air an'maibh dhaoin' is ainglibh Dhé:
Chuir Criosd an còmhdach so air fein,
'N uair bha e chòmhnuidh fo an ghrein.

9. Cha'n fhas e sean, 's cha tig air toll,
Cha ghabh e smal, 's cha'n fhas e lom,
'S mar theid a chaitheamh, 's ann is mò,
Theid e am feothas air gach doigh.

10. O! Ios' air sgath do thruas 's do ghradh,
Deonuich dhomhs' an trusgan aigh;
Air m'anam chuireas mais is sgèimh,
'S a bhios na earlas dhomh air neamh.

## XX.

## Cuimhneachan air caoimhneas Mathaireil.

1. Co dheòthal' mi o ciochaibh tlath,
'S a chuireadh mi gu fois is tamh,
Co phòg mo ghruaidh le pogibh graidh?
Mo Mhathair.

2. Co shuidh le curam * os-mo-chionn,
'S mi anns a chreadhall beag is fann,
'S a shileadh deòire † ghraidh 's an am?
Mo Mhathair.

3. 'N uair thréigeadh codal réisd mo shùil,
Co sheinneadh dhomh mar inneal chiuil,
Gu m' chumail tosdach agus ciuin?
Mo Mhathair.

4. 'N uair ghlacadh tinneas, mi no càs,
Co shealladh orm le suilibh lan,
'S bhiodh eagalach gu faighinn bas?
Mo Mhathair.

5. Co theagaisg dhomh gach cluich gun lochd,
Thug dhomh gach ni 's an robh mo thlachd,
'S a fhreagar mi do reir mo bheachd?
Mo Mhathair.

6. Co ruitheadh 'n uair a thuitinn mhain, ‡
Gu m' thogal 's gu mo chuir mo thamh,
'S a phògadh an t-ait gu dheanamh slan?
Mo Mhathair.

7. Co theagaisg dhomh 'bhi 'g urnuigh tra,
'S do leabhar Dé 'bhi tabhairt gradh,
'S bhi triall air sligh' a ghliocais aigh?
Mo Mhathar.

---

* *gu gaolach.* † *deoir.* ‡ *sios.*

8. 'S am faod e bhi, nach deanar leam,
Caidreamh is caoimhneas ruit gach am,
A bha co an'bar caoimhneil rium?
Mo Mhathair.

9. Cha'n fhaod, cha'n fhaod, is annam truas,
'S ma chumas Dia mo bheatha suas,
Cha bhi do chaoimhneas dhomh gun duais,
Mo Mhathair.

10. 'N uair bhios tu anfhann lag is liath,
Mo ghairdean fallain ni dhuit dion;
Is bheir mi sòlas dhuit 's gach pian;
Mo Mhathair.

11. 'S nuair chromas tinneas sios do cheann,
Air do leabaidh thig mi teann,
Is frasam deoire bhroin nach gann;
Mo Mhathair.

12. Oir Dia ta thamh oscionn na spéur,
Ga sealladh e le corruich ghéur,
Nan deanainn tair gu brach ort féin,,
Mo Mhathair. (*a*)

---

(*a*) Cuimnich an cuigeamh aithne. Faic Gnath-fhocal xv. 20. xxiii. 22. xx. 20. xxx. 17.

## XXI.

ORAN MAIDNE. SALM XCII. 1. 2.

1. Mo Dhia, cia anmhor dhomh do gràdh!
Do thiolacan tha ùr gach là;
Do throcair pailt tha teachd anuas,
Mar fhrasaibh seimh, air feur gu luath.

2. 'S tu sgapas dorchadas nan speur,
'S a ghleidheas tear'nt do phobull fein;
Gach oi'ch is latha tha thu leo.
'S e d'fhocal tha ga'n cumail beo.

3. Bheirinn a Dhe dhuit suas gach buaidh,
Gach la an taobh a bhos do 'n uaigh;
Oir tha do thiolacan thar smaoin,
Do ghineil aingidh chlann nan daoin,

## XXII.

LAOIDH FHEASGAR. SALM IV. 8.

1. Air sgath an Ti d'am bheil do ghradh,
O Dhe! gabh dhiomsa truas;
'S mar iobairt fheasgair ann ad lath'r,
Nis eireadh m'urnuigh suas.

2. Trid chunnartaibh an la gu leir,
Do lamh rinn dhomhs' an t-iul;
'S o d' shaibhreas dheasaich thu do'm fheum
Is m'easbhuidh chuir air chul.

3. Tiolacan loinmhor tha do lamh,
A dortadh orm gu fial:—

Ach, O cia beag do thaing, 's do ghradh,
A dh'ioc mi dhuitsa riamh.

4. O doirt gu pailt do ghras anuas,
Is dean mi nuadh gu tur,
Thoir dhomh fior chreidimh anns an Uan,
A choisneas buaidh tre' fhuil.

5. Mar so air m'ùrach' le do ghras,
Luidheam asios gu suain;
'S cha 'n eagal domh o innleach namh,
'S mi 'n uchd a ghraidh bhith-bhuan.

## XXIII.

### Feasgar Samhraidh.

Bu mhaiseach an la bh'ann 's bu dhealrach a ghréin;
Bu thaitneach 's bu shiubhlach a curs' ann na spéur,
Ged dh'eìrich i 's a cheò 'n uair a thòisich a réis,
Ghrad theich na neòil sin le blath uisge mín.
Tha nis an tréun chursair aig neòil ard an iar;
'S mar chrom i' s na speuraibh, gu'n mheudaich a sgiamh,
Tha i dath na sléibhtean, 's na speur' 'n a dol sios,
Toirt cinnt dhuinn gun eirich i dealrach a rís.

Mar so tha'n deagh Chriosduidh 's an diadhachd a triall;
Mar ghrian anns a cheò, tha e 'm bròn le dhroch gniomh;
Leaghaidh e gu deòir, 'n sin fadheòidh thig air sgiamh,
Is siubhlaidh e gu fòil air an rod ann an síth.
'S mar bhios e 'n a churs teannadh dlu air a bhas,
Mar ghrian 's an dol sios a tha chiat-fachd a fas,
Toirt cinnt' a bhios fior dhuinn ag criochnach' a la,
Gun éirich e n'is sgiamhaich 's n'is dealraich a rís.

## XXIV.

### Mu Fhlathanas.

1. Fad as o shaoghal dorch nan deoir,
'S am bheil ar comhnuidh nis,
Tha rioghachd sgiamhach, shiorruidh, mhor,
Tha lan de ghloir, 's de mhais.

2. Thir thaitneach chéin ! na 'm b'aithne dhuinn,
Ach leth do shòlas ard,
Ar cuairt air thalamh b'f hada leinn,
Gus 'n ruigeadh sinn d'uil' aigh.

3. An sin cha bhi aon néul bheir gruaim,
Ach solus buan gun sgail;
Oir ciont, ceud-thus gach bron is truaigh',
Cha'n inndrinn suas gu brach.

4. Cha bhi ann la is oidhch ma seach,
Na grian le teas ro dhian;
Ach gloir o'n chathair 'sgaoiladh mach,
Gu h-aobhach, latha sior.

5. Ocras no tart cha bhi an sin,
Na uireasbhuidh n'is mo;
Oir Manna neamhaidh th'ann gu fial,
'S an t-uisge fiorghlan beo.

6. Cha bhi aon ghearan ann gu brach,
Air tinnis, cradh, no claoidh;
Tha slaint' neo-bhasmhor ann fo bhlath,
Is sonas ard a chaoidh.

7. An sin bith' eolas agus gaol,
Ag dusgadh ceol ro bhinn;
Is togar ann do'n Trionaid naomh,
Ard luadh-ghair feadh gach linn.

8. A Dhe thoir orms' gu striochd mi tra,
Do d' shoisgeul grasmhor, caomh,
A chum, tre Chriosd, dar thig am bas,
Gu meal mi d' Aros naomh.

## XXV.

### Mu Ifrinn.

1. 'S na spéuran gu h-ard,
Tha neamha ro aigh,
Le aoibhneas le gradh agus ceol;
Is clann a fhuair gras,
Dar thig orr am bas.
Theid dhachaidh gu pharras na gloir.

2. Tha ionad ann shios,
Le duibhre gun chrioch;
Chum peanas is diol do luchd uilc;
Arson gach droch gniomh,
A chiontaich iad riamh,
'N aghaidh aithntibh 'n Dia tha ro ghlic.

3. Bi teine ro dhian,
'S neo bhasmhorachd shior,
Mar shlabhruidhean iar'nn agus prais;
'S an glaisear le Dia
Truagh pheacaich gu'm pian
'An comunn nan Diabhlan, gun fhois.

4. Bith'm 'g urnuigh ri Dia,
Le durachd ro dhian,
Gu'n deonaich e ciall dhomh, na thra,
Bheir eolas bhios fior,
Air m' fheumas * air Criosd,
'S ni m'anam a lionadh le gradh.

5. 'S ni m'umhlachadh sios,
Le curum is fiamh,
A'm ghiulan, 's a'm ghniomh, air gach la;
'S bheir soillearachd fhior,
Do m'anam gach tiom, †
Gu'm buin mi do Chriosd, tre a ghras.

6. 'S nach tuit mi a sios,
Gu ionad a phian,
Dar chuireas mi crioch air mo lo;
Ach m'anam le gradh,
Le mais agus agh,
Theid dhachaidh gu pharras na gloir.

---

* *air m'fheum.* † *am*

CRIOCH A CHEUD EARRANN.

# DANA.

## AN DARA EARRANN.

## ARSON MUINNTIR AIG GACH AOIS.

Ged bhiodh an Criosduidh 'na luidh am priosun,
Gu docrach, iotmhor, gun bhiadh, gun shlaint';
Ni'n Soisgeul siorruidh, tre bheannachd Iosa,
A chridhe tioral, le fior ghean graidh.
Ged dhuisg a namhaid geur leanmhuinn craiteach,
Gun aon chionfath air, ach gradh is sith;
Tha chridhe aoibhneach, tha ghnuis ro aoidheil;
Tha dan is laoidh aig gach oidhch gun dith.
MAC GRIOGAIR.

### I.

### AN DIA SIORRUIDH.

1. BHA agadsa Dhia, do bhith,
mu'n robh aimsir idir ann;
Mun do lion na duilean * mor
an ionad cònui' nach gann:

2. Mun d'imich an talamh trom
ann an uidhe lom nan speur;
Mun do thoisich fathasd cuan
air luasga' na leabai' fein:

3. Mu'm faca oi'che nan cian
aon ial † do'n t-solus aghor,
Mun d' fhuair na speuran an dreach,
no feachd nan reultan aillidh:

4. Mun d' fhuair na flaithis am bith,
's na saoghail iomad mu'n cuairt,
Mun d' imich a' ghrian aoibhinn
feadh astar nan speuran shuas:

5. Mun cuala talla na neamh
fuaim nan ceud aingeal a' seinn,

* the elements. † sun blink.

Mun fhreagair an iarmailt ard
do fhonn an clarsacha binn:

6. Mu'm b' fhianuis duine no aingeal,
O Dhe air do gloir, 's do sgiamh,
Do ghloir bha iomlan is d' àgh,
Gun sgail air do mhorachd a riamh:

7. 'S an deigh do phruip an t-saoghail
aomadh gu h-ath-bhuailt asios;
An deigh d'an chruthach' aluinn
pilleadh gu h-aibhist aris;

8. 'N deigh do'n ghealach a cursa,
's do 'n reultaibh an iul a chall,
An deigh do ghrian an athair
bhi 'g iarrui' 'a rathad gu dall;

9, Tha Thusa, gu siorruidh buan,
air cathair nach gluais, a Dhe;
Do bhith 's do bhuadhan gun chaochla
feadh shaoghal nan saoghal cein.

## II.

### Cliu o oibre Dhe.

1. Tha feachda flathail nan neamh,
a' striochdadh, a Dhe, 'nad là'ir;
'S do mhola 'nam beul 'ga luaidh
le ceiliribh buadhach ard.

2. Ach 's cian ro fhada fo d' ghloir
mola nan slògh so gu léir:
Cia gearr mata air do bhuaidhibh
luaidh thig o bhileachaibh cré!

3. Gidheadh am fan sinne 'nar tosd,
's gach duil a' nochda' do chliu;
'S co-sheirm aig t oibre le cheil',
mar theadaibh deagh innil chiuil.

4. Tha soluis dhealrach nan speur,
'nan ceumaibh astarach, dian,
Gu balbh binn a' cur an ceill
do ghloir 's do mhorachd a Thriath!

5. Tha dealra' na maidne moich
air nialaibh soir,* ag innsé'
Gur maisich' thu fein gu mor,
na 'n solus a dh' òr an iarmailt

6. Tha anail bholtrach nan ròs,
is bla ro bhoidheach nan lus
A' taoma' tuis ro chùbhri'
dhasan a dhùisg iad o'n dus.

7. Ceol nan eun is fead na gaoith,
is torman aomaidh nan sruth;
Gun binn co-fhreagart d'a cheil.'
ga d' mholadh-sa, Dhe, le'n guth.

8. Mar so tha t-uil' oibre, Dhe,
ag sior chur an' ceill do chliu;
S' ma bhiomsa 'n am measg am thosd
biodh mo theanga nochd gun lùth,

## III.

### AN LAGH NAOMH, NO

### Na Deich Aitheanta.—Ecsodus xx. 3, &c.

1. Do Dhia seach mi na striochd do rùin.
2. Do iomhaigh ghearrt' na lub do ghlùin.
3. M'ainm mor na luaidh gu diomhan faoin.
4. Ma Shabaid coimhid i gu naomh.
5. Do 'd pharantibh thoir urram ceart.
6. Gach gamhlas seachainn 's teich o mhort.
7. Neo ghloin no adh'ltrannas na dean.
8. O Ghaduigheachd cum saor thu fein.
9. Na labhair breugan sgainnileach.
10. Na sanntaich cuid do choimhearsnaich.

* *neoil an ear* eastern clouds.

## IV.

## An Cridhe mi-naomh an ceart aghaidh Lagh Dhe.—Rom. vii. 14.

*Eolas a pheacaidh tre an lagh.* Rom. iii. 20.

1. Tha m' chri' do dh'iomad Dia na thràill.
2. Aig iodhalibh na ionad tamh.
3. Na thobar lan de smuaintibh faoin.
4. Na struigh'ear truagh air àmaibh naomh.
5. Na chathair dhion aig féin is uaill.
6. Na ionad marbhaidh làn de fhuath.
7. Na phriosun neo-glan lan do dhrùis.
8. Na gharuidh mheirleach lan do thnu.
9. Na bheart a dhealbhas breug, 's droch chainnt.
10. Na shlochd do thalach is do shannt.

## V.

## An Soisgeul Glormhor, no

*Criosd crioch an lagha chum fireantachd.* Rom. x, 4.

O so, Tha mi co-dhunadh le mo chridh,
Tre'n lagh, nach ruig mi beath a chaoidh;
Oir ditidh an lagh gach aon gu sior,
Nach co'lion i na chri 's na ghniomh.
Ciod ni mi reisd, * mar fhaigh mi gràs,
Gu freagradh thoirt do'n lagh 'n am àit?
Oir gràs tha saor tre umhlachd Chriosd,
'Neach 'n uair do cheartas thug e diol;
Mar shuaicneas † sgriobh air geat nan gràs,

* umesin † motto.

“ *Biodh peacadh malluicht’ ’s peacich teàr’nt’.*”
O! diomharachd is maitheas Dhe!
A dh’fhosguil slighe nuadh gu néimh,
Do pheacaich chaidh air seach’ran uaith,
’S a thoill tre chiont, gu bràch, bhi truagh.
Bitheam ’g urnuigh agus stri gach là,
Gu faotuinn steach air geat’ nan gràs,
A chum bhi triall ’s an t-slighe nuadh,
Gu flaitheanas tha gabhail suas.
’S mar dhearbhachd dhomh gun d’fhuair mi sith,
Tre umhlachd Chriosd, ’s gur leatsa mi,
O! sgriobh do lagh air clàr mo chri.

## VI.

### AITHNE DHE DO NA H-UILE DHAOINIBH AITHREACHAS A GHABHAIL. Gniomh. xvii. 30.

1. O Dhaoine eisdibh aithne neimh,
Is thugaibh umhlachd seach;
Oir ris gach neach a ta fo ’n ghrein,
Tha Dia ag radh gu beachd:

2. “ *Gabh Aithreachas*, is slainte shior,
‘ Is bi ad’ chreutar nuadh;
“ Do shlighe treig gu tur, ’s do lochd,
“ ’S gu h-iomlan thoir dhoibh fuath.”

3 Eisdibh, o dhaoine, anns gach staid,
Gach iosal ’s ard le cheil’,
Sleuchdaibh an la’ir Iehobhah Dia,
’S d’ a aithne thugaibh geill.

4. Gu ceannairceach na cuiribh cul,
Ri trocair shaibhir Dhe,
Ach eisdibh tairgse Slanui’ear,
’S is leibh a ghras gach rè.

5. Sleuchdaibh mu’ n cluinn sibh fuaim na tromp
G’ar gairm gu chathair righ;

Oir diogh'ltas shiorruidh ni an t Uan,
'S an dream nach gabh uaith sith.

6. Cia iongantach do ghradh, a Dhe!
Is d' fhoigh'din cia co buan!
O lub ar cridh le d' ghras ruit fein,
Is gradh'cheadhmaid an t-Uan.

## VII.

### Cuireadh gu cuirm an t-soisgeul.

1. A pheacaich eisd ri guth na sith,
Greas ionnsuidh suipeir naomh do Righ;
Bi glic, is builich là nan gras,
Gach ni tha ullamh thig gun dàil.

2. Ullamh tha Dia gu gabhail riut,
'S gu d' thogail as an rib 's na thuit;
Ullamh tha Criosd a chumail bàigh,
'S a' sgaoiladh fial a ghlaca graidh.

3. Ullamh tha Spiorad naomh nan gràs,
Gu d' theasairgin o ghàbha bàis,
Gu d' dheanamh saor le fuil Mhic Dhe,
'S gu d' sheulacha' le phobull féin.

4. Ullamh tha aingle glormhor neimh,
Gu d' f hailteacha' gu 'n comunn seimh,
'S gu mola sheinn do Dhia nan dùil,
Rinn duit o bhas gu beatha 'n t-iul.

5. Tha 'n t-Athair, am Mac, 's an Spiorad naomh,
Is feachda neimh, o thaobh gu taobh,
Ullamh gu seinn gu h-ait le cheil',
" Am marbh tha beo, an caillt air sgeul."

6. O thig mata, a pheacaich thruaigh,
O thig a dh' ionnsuidh Chriosd gu luath;
O thig is gheibh thu slainte shaor,
A choisinn Criosd le luach co daor.

7. Thig, agus gheibh thu gràs o Dhia,
Maitheanas sgriobht' am fuil do Thriath,
Sealla do d' chiont, ach saoradh uaith,
A dh' aindeoin cumhachd bais is uaigh

## VIII.

### Trocair. lxxxix. 1, 2.

1. Feuch cia co pailt 's tha trocair Dhia !
Do cheannaircich gu bas bha triall;
'Se trocair phailt, gun chrioch gun cheann,
A thagair Slainte dhuinn gu teann.

2. Co luath 'sa riogbaich lochd 'san t-saogh'l;
Chaidh trocair fhoillseacha do dhaoin',
'N tra dh'innis Dia an sgeula grais,
Gu 'm bruthadh siol na mnaoi a namh.

3. Gu glormhor dhealraich i air daoin,
'N uair rugadh Criosd an Slan'ear caoin !
Is dhealraich i 'na mais' gu leir,
'N tra thubhairt Criosd, tha 'n obair reidh'.

4. Le aiseirigh thug e lan bhuaidh,
Air neart gach namh, air bas is uaigh;
'S o 'n am 's an deach e suas an aird,
Rioghaichi' trocair pailt gu brath,

5. Biodh daoine ardanach ri stri,
An aghaidh trocair an ard Righ;
Gidheadh tha 'n eaglais bhos is shuas,
'S an trocair so do ghna ri uaill.

6. Gu ruig an t am 's an seinn sinn shuas,
Is ann air trocair ni sinn luaidh;
'S gach innleachd sgriosaidh Dia gun cheist
Chuireadh air trocair stad am feasd !

7. Amen ! Ghlaodh faidhean Dhe gu h-ard;
Amen ! Deir abstolaibh gu brath;
Amen ! Deir armailtibh nan speur;
Amen ! Seinneadh an cruinne-ce.

## IX.

### Feum an Anama.

1. Athair na soills'! o'n d'thig anuas
Gach fuasgla dhuinn, a reir ar cruais .

Thusa ta freasdal * do gach duil,
Tha mis' a' togail riut mo shuil;
O deachd an urnuigh thig o m' chridh,
Is eisd ri m' achuinge a Righ!

2. Is tu leig fhaicinn domh mi fein,
Bhi bochd is lomnochd, air bheag céill,
'S an e nach aithne dhuit mo chridh,
'S mo chainnt mu'n tig aon smid anios;
An e nach leir dhuit m' uile fheum,
Tha 'g iarraidh cobhair ort a Dhe?

3. Seadh, 's leir dhuit mi bhi aingidh truagh,
Mall gu maith, gu aing'eachd luath,
Mo chridh do-lubaidh, m'aigne mall,
Mo mhianna laidir, m'inntinn dall,
Gun eagal orm roi'd' chorruich mhoir,
No gradh dhuit idir mar is coir.

4. A Dhia leig ris domh m' uile thruaigh,
Is cuidich leam dol as gu luath;
Gu aithreachas grad-lub mo chridh,
'S gu creideamh slainteil ann an Criosd.
—Am feadh a bhios mo chònui' bhos,
Mar so niom † urnuigh riut gun chlos.

## X.

### Urnuigh arson grasan an Spioraid.

1. A Dhia mo shlainte seall anuas,
Dean iochd air m' anam, 's gabh dhiom truas;
Deonuich do Spiorad naomh le ghràs,
Is lion mo chri le creideamh 's gràdh.

2. Mo chridhe gleidh, 's mo lamh o lochd,
'S o aimhleas tearuinn m'anam bochd,
Eagal do aon neach, no dhomh fein,
Gu 'n deanainn aon ni thoilleadh beum.

3. Do'n chinne-dhaoine biodh do ghnà,
Le truacantachd mo chridhe làn;

* *'g ullachadh.* † *nitheam.*

Ag iarrraidh sonais doibh is sith,
'S ga chur air aghaidh leis gach gniomh.

4. Gabhadh mo chridhe pairt gach uair,
De bhròn dhaoin' eile no de'n truaigh;
Is bitheam aoibhneach 'n uair a chi
Mi iad a' soirbheacha' 's gach ni.

5. Ge d' bhuineadh iadsan rium gu cearr,
Bitheamsa dhoibhs' an' rùn is fearr,
Ullamh gu maitheanas is sith,
Is mall a dhioladh gach droch gniomh.

6. Mar so, le giulan làn do ghradh,
Dealradh mo bheatha gach aon lâ,
Is biodh e soilleir air gach doigh,
Gu'm buin mi dhuits' a Righ na gloir.

## XI.

### Tri naimhdean an anama.

1. 'S lionmhor namhaid a ta do m'anam,
'S do d'aobhar beannuicht-se, a Dhia:—
Tha an *Saoghal* gun clos 'g ar dalladh,
Le nithibh folamh, dibuan, blian:—
Le dian chiocras tha 'n *Fheoil* 'g ar sparradh
Gu bhi colion' gach fior dhroch mhiann:—
Tha an *Satan* a cleachdadh meallaidh,
Chum ar tarruing do gharuidh sios.

2. Tha an *Saoghal* ro mhealltach, sgleo-ach,
Tha e le mhorchuis, do ghna, na riabh:
'S mo gu mor tha ag iarraidh beartas,
Na 'g iarraidh feartan is gras o Dhia:
'S mor an t-aireamh tha 'g iarraidh urram,
Ard inbh is fearann, fo an ghrian;
'S beag an t-aireamh arson an anama,
Tha 'g iarraidh sealbh air a bheatha shior.

3. Tha *anamhianna* dall na *feola*,
A ghna 'g ar treorach' air slighe f hiar;
Tha iad 'g ar lionadh le smuaintibh neò-ghlan,
'S g'ar deanamh deonach gu 'n cuir an gniomh:

Tha mor sgairt annt gu cleachdadh dò-bheart,
Gun neart gun treor annt a'n nithe Dhia,
Tha iad a glasadh amach o'n eòlas,
'So'n ionmhas sholais th'ann an Criosd

4. S' fearr le cuid a bhi 'n tigh osda,
Ri òl, ri òran, 's ri cainnt gun chiall,
Na bhi ri aoradh an tigh na comhail, *
S am bithear cò'-radh mu ghaol an Triath:
'S fearr le cuid bhi ri stri is buaireadh,
Ri caoch † is tuasaid, is ri droch rian,
Na dhol a dh'eisdeachd an t-soisgeul ghràsmhor,
Air la na Sàbaid do theampull Dhia.

5. Ach 's e 'n *Satan* an duine laidir,
Tha gabhail fath oirn le ioma riabh;
Leis nithear aillidh, na nithe 's taire,
Chum ar tàladh, gun fhios, d'a lion;
Le mi chreidimh, le ceilg 's le àrdan,
Rinn e ar nadur a chuir de rian:—
Tha sinn ar naimhdean an aghaidh 'n Ard Righ,
Gun dad do chail arson slainte Chriosd.

6. Rinn am peacadh co mor ar milleadh,
'S gur taitneach milis leinn droch gniomh:
Tha tnu is farmad ri muinntir eile,
Dol eadar ioma neach 's an ciall:
Tha ceilg is gamhlas, droch cainnt is mionnan,
Anns gach amadan faoin nach fhiach;—
'S tha ciall nadurrach tric 'g an teagasg,
Gu bheil gach creideach, 'na neach gun chiall.

7. Rinn an *Saoghal* an *Fheoil* 's an *Diabhol*,
Ar cuir am priosun laidir dion;
Dhall ar sùilean is dhùin ar cluasan,
Dh' fhag ar lùs sinn, is ar ciall;
Dh' fhag ar cobhair sinn, is ar giùlan;
Dh' fhag ar cùram sinn, is ar fiamh;
Dh' fhag ar gleidheadh, is ar bùithas;
Dh' fhag ar duchas sinn is ar sgiamh:

8. Arson gun gheill sinn do ghuth an t-Satain,
An aghaidh àithn agus comhairl Dhia,

---

* *tigh na coinnidh.* † *cuthach.*

Chuir sud fo uachdranas chruaidh a bhais sinn,
'S fo fhearg an Ard-Righ a rinn gach sian; *
Cha ar ruagadh amach a Pharras,
An t-ionad àillidh, bha lan do sgiamh;
Is rinneadh oidhreachan air a bhas dhinn,
Air bròn is cràdh agus peanas sior.

9. O! Thi ro ghrasmhor d'an eol gach galar,
Rinn buadhan m'anam a leagadh sios,
Dean mo leigheas, is dean mo ghlanadh,
Is dean mo tharruing a dh'iunnsuidh Chriosd,
O gach namhaid dean fein mo sgaradh,
Cuir air m'anam do chruth 's do sgiamh,
Is dean mo threorach' gu tír a gheallaidh,
An t-ait 's am meal mi do ghràdh gu sior.

## XII.

### Criosd ughdar na slainte d'a phobull,
Eabh. v. 9. xii. 2.

1. Ardaichbibh Uan ar De,
Thug suas e fein gu bàs,
Chum ' threud a chuir fa sgaoil,
O'n daors' 's an robh iad sàs:
Oir Bhasaich Criosd is luidh 's an uaigh;
Ach dh' eirich ris, is thug e buaidh.

2. An Ti 'bha àrd an gloir,
Gun dh' fhag e chathair righ;
Gu fulang pian is bròn,
S' an fheòil, chum deanamh sith:
'S do cheartas Dhe thug iobairt suas,
A choisinn slaint' do pheacaich thruagh.

3. Leis shaoradh braighdean truagh,
Bh'aig Satan fo chruaidh ghlas;
Is choisrig e do shluagh,
Naomh shlighe gu dol as,
O chorruich Dhe a thaisg iad suas,
Le seachran claon, 's le cridhe cruaidh.

* *gach ni.*

4. Air slighe nuadh is bheo,
Bheir esan treoir gach am,
Do mhuinntir shean is og,
Tha cuir an dochas ann:
'S e fhein thug dhoibh an nadur nuadh,
Tha toirt do pheacadh grain is fuath.

5. Is bheir e dhoibh gu fial,
Lan diol de shaibhreas ghrais,
Ni 'n cridhe briste suas,
'S an t-anam truagh ni slàn:
Oir 's-Esan Lighich mor nam buadh;
Nach caill a shaoth'r, 's nach agair duais.

6. An coguis dh'ùisgeadh suas,
Le uamhasan an De:
Ach crathadh fuil an Uain,
Bheir suaimhneas dhoibh is sith:
'S bheir Spiorad Chriosd dhoibh solus nuadh,
Ni imcheist inntinn fhogradh uath.

7. Air feadh an turuis sgith,
'S an t-saoghal so a bhos,
A measg gach crois is stri,
S' e bheir dhoibh sith is clos:
'S 'n uair bhios an saoghal riù an gruaim,
'Se Criosd an Taic, 's an carraig bhuan,

8. A Iordain gharbh a bhàis,
(An abhuinn laidir bhrais,)
Ni e an tabhairt tearnt',
Gu pharras naomh na mais:
Is air gach namhaid gheibh iad buaidh,
Tre neart, is ghras, is fhuil an Uain.

9. 'N uair dh' eireas iad a suas,
O'n uaigh le aoibhneas mòr,
'S an coinnich iad ri Criosd,
Le slainte, sgiamh is gloir,
Cha 'n fhaca suil 's cha chuala cluas,
Meud an t-sonais gheibh iad uaith.

10. 'Sin teichidh bron is pian,
'S gach gniomh a rinn an claoidh,

'S an dealradh gnuis an Dia,
Bi 'n anam triall a chaoidh:
Oir chaidh gach peacach saorte suas,
Gu ceol is gaol nach caochail snuadh.

11. Seinnibh le aoibhneas naomh,
Mor shaibhreas caomh a ghràis,
Rinn oighreachan air neimh,
Dhùis thoill bhi truagh gu bràch;
Oh! sibhse d'an eol a gradh 's a thruas,
Air ainm-san bi'bh' gach là ag luaidh.

## XIII.

### Criosd na cheann iuil trid bas gu gloir.

Eabh. xi. 13—16. Salm lxxiii. 24.

1. Sdiuir mi, O Iehobhah ghrasmhor!
Coigreach trid an fhasach chruaidh;
Tha mi lag, tha thusa laidir,
Cum mi le do lamh gach uair:
Aran neamhaidh,
Beathaich thusa m'anam truagh.

2. Fosgail tobar gach aon sòlas,
O'm bheil slainte sruthadh nuas,
Le do spiorad dean mo sheoladh,
'S faigheam foghlum neamhaidh uat.
Shlan'ear laidir,
Bi a'd dhaighneach dhomh gach uair.

3. 'Nuair theid mi tre abhuinn Iordain,
Dean gach eagal fhogradh uam,
Thus' thug buaidh air bas is doruinn,
Dean gu gloir mo thogal suas:
Oran molaidh
Bheir gu brath do righ nam buadh.

## XIV.

### Mu na chreidimh.—Faic Eabh. xi.

1. 'Se creidimh rinn na sean-fheara,
Co aithnicht' le deagh chliù:

Le creidimh shealbhich Abel sud,
Caomh chairdeas Righ nan duil;
Le creidimh sheachainn Enoch maith,
An t-éug tha ruith gach duil:—
Gun chreidimh, 's ni neo-fheumail dhuinn
Bhi 'g iarraidh Dhe n'is mo.

2. Le creidimh dh'ullaich Noah coir,
An àirc bha dionach, dlù;
'S a theaghlach ghleidhte sabhailt innt,
O'n tuil a bhath gach duil:
Le creidimh dhealaich Abraham,
Ri pharantibh 's ri dhùthaich,
Is dh'imich e air aineolas.
Le creidimh bha do-lùbt'.

3. Le creidimh dh' innis Ioseph dhoibh,
Gu fàgadh iad an dùthaich,
Is dh'àithn gun d'thught' a chnàmhan leo.
Do 'n àit d'an robh a ruin.
Le creidimh chaidh clann Israel,
Air imachd troimh na chuan,
Ni dar * dh'oidh'rpich Pharaoh ris,
Sin, bhàthadh a le shluagh.

4. Tre chreidimh rinneadh tréubhantas,
Le pobull Dhe 's gach linn;
Cheannsuich cuid leis rioghachdan,
'S fhuair saorsa leis o theinn;
Dh'oibrich cuid leis firinnteachd,
Is miorbhuilean nach gann:—
Is ni ro fhiorghlan, phriseal e,
Ni direach nithe càm.

5. Tre chreidimh dh'fhuiling ioma neach,
An clochadh as an t-saogh'l,
A roghainn air a chorruich aig
An Dia a rinn gach aon;
Dh'fhuiling cuid an losgadh tur,
'S an corp a chuir na smud,
Mu'n àicheadh iad an creidimh fior,
'S mu'n cuireadh iad ris cul.

---

* *n' uair.*

6. O cuireadh sud gu dichioll sinn,
'S gu rannsachadh as ur,
An d' fhuair sinn am fior chreidimh sin,
A sheasas dhuinn 's gach cuis;
A bheir gu Criosd mar pheacaich sinn,
'S a dh'oibricheas le gaol;
A ni ar cri' anuadhachadh,
'S gheibh buaidh dhuinn air an t-saoghal.

## XV.

### Aiseirigh Chriosd.

1. Dh' eirich Criosd anios o'n uaigh!
Seinnibh, na tha bhos is shuas;
Seinn a thalamh, seinn a nèimh,
Cuiribh uile chliu am meud.

2. Obair chriochnaich, 's chaidh e suas,
Chuir e 'n cath, is fhuair e bhuaidh;
Dh' fhalbh an smal a bh' air a ghrein, *
'S dealraidh i gu sior 'na dheigh.

3. B' fhaoin a' chlach an geard, 's an seul,
Chuir e crainn na h-uaigh mu sgaoil;
B' fhaoin do 'n bhàs a ghabhail sios,
Dh' eirich e le buaidh aris.

4. Feuch anis tha Iosa beo,
Ghabh e chònuidh ann an gloir;
Thug a bhàs an gath o'n bhas,
Chaill an uaigh a buaidh gu bràth.

5. Aig Criosd anis tha neart is gloir,
Is riaghlaidh e an domhain mhoir;
Neamh is ifrinn tha f'a lamh;
'Se fein an aiseirigh o'n bhàs.

6. A Righ na gloir! 's e so 'n t àgh,
Geill is cliu thoirt duit gu brath,
Sith is reite riut gu sior,
So a' bheatha shuthainn fhior.

---

* *air Grian na fireantachd.*

## XVI.

### An ni ceudna. Luc. xxiv. 6.

1. " Cha 'n 'eil e 'n so ach dh' eirich e,"
   Deir aingle gloirmhor Dhe;
Dh' fhag Criosd an uaigh mar chaidh e innt',
   Gun smal air meud a phein.

2. " Cha 'n 'eil e 'n so ach dh' eirich e,"
   Siabibh gach deur o'r suil;
Tha slainte shiorruidh criochnaichte,
   Oir dh'eirich Righ nan Duil.

3. " Cha 'n 'eil e 'n so ach dh' eirich e,"
   An Treun-fhear nios o 'n uaigh;
Ar naimhdean cheannsuich e gu tur,
   Oir fhuair e t uil' is buaidh.

4. " Cha 'n 'eil e 'n so ach dh' eirich e,"
   Nis chi e toradh phein;
Is riaghlidh e air feadh gach linn,
   Aig deas laimh morachd Dhe.

5. " Cha 'n 'eil e 'n so ach dh' eirich e,"
   Air so biodh luaidh 's gach ait,
Dh' eirich an Tighearn—molaibh e,
   Air feadh gach linn gu brach.

6. O armailtibh na flaithis ard!
   Togaibh gu brach a chliu;
Is biodh gach duil 'sa cruinne-che,
   A seinn do Righ nan Duil.

## XVII.

### Dochas ris an aiseirigh.—Iob. xix. 26.

1. Abair gu fag an t-anam
A cholainn gun anail gun deo,
Nach fhaic mo shuilean an solus,
'S nach fhaighear mi measg nam beo:
   Gidheadh cha chaill mi an dòchas
A dheonuich thu dhomh, a Thriath!

Gu 'm pill m' anam gu chònuidh,
'S gu faic mi 's an fheoil so Dia.

2. An' caol thigh cumhang na h-uaighe
Ge d' luidh mi gu truailli' sios,
Fograidh a' mhaduinn mo dhuibhre,
'S thig air an oi'che so crioch.
Cha chaill mi mata mo dhochas
A dheonuich thu dhomh, mo Thriath,
Oir pillidh m' anam gu chònuidh,
'S chi mi san fheoil mo Dhia.

3. Ge d' chrion an corp so gu dus,
Ge d' dhean na duilean a roinn,
Bheir iad na fhuair iad air ais,
Is aisigidh 'n t-iomlan cruinn.
'San uair sin, do reir an dochais
A dheonuich thu dhomh, a Thriath,
Pillidh m'anam gu chònuidh,
Is chi mi san fheoil so Dia.

## XVIII.

### An t-sabaid shiorruidh.

1. A Dhia na sàbaid! eisd ar guth,
Is cluinn ar 'n urnuigh riut an diugh;
Gu taitneach gabh ar n iobairt uainn,
Is seall gu cairdeil oirn anuas!

2. Is ionmhuin leinn do là a bhos,
Ach O! 's ann shuas is fearr an fhois:
'S e so ar dochas is ar miann,
Gu faigh ar n anama fois le Dia.

3. An sin cha ruig oirn sgios no bròn,
Peaca' no bàs cha dean ar leon;
Acain cha'n eirich leis an laoidh,
A thig o theangaidh bhinn gach naoimh.
Eagal an sin cha chuir oirn namh,
'S cha'n fhogair curam uainn ar tamh,

Smal air ar grein cha tig ni 's mò,
Gu siorruidh dealraidh oirn an lò.

5. O! cuin a thig an aimsir àigh,
'San sguir gach peaca 's bròn gu bràth,
'San imich sinn gu h-ait asuas
Gu rioghachd àrd na beatha nuadh!

## XIX.

### An fhois shiorruidh.

1. Ciod i an fhois tha ro thaitnach iarrtnach,
D'an goir am Biobul "an t-Sàbaid shiorruidh?"
—Is ceisd ro chruaidh sin—cha'n eol domh briathraibh
A labhras sòlas na sabaid shiorruidh.

2. Cha bhuin an fhois so do mhuinntir dhiomhain,
Tha leis an t-saoghal so air an riarach,
Nach' eil a céusadh an fheoil le miannaibh:—
'S e bhuineas dhoibhsan—dian pheanas siorruidh.

3. Ach buinidh 'n fhois so do chloinn an Tighearn,
Fhuair sealladh tra air an cunnart siorruidh,
'S bh'air an sàrachadh 's air an griosadh,
Gus'n d'fhoillsich gràs agus caoimhneas Chriosd dhoibh.

4. 'S e Criosd a choisinn an fhois ion-mhiannuicht',
Do' pheacich chaillt', le saoth'r 's le pianntibh;
'S e phobull fein chuireas meas is miagh oirr'.
Oir fhuair iad eòlas o spiorad Chriosd oirr'.

5. Is mor an ioghnadh, an fhois a shiorruidh,
Cha 'n 'eil fior chainnt oirr', oir tha i diamhair,
Anns an fhois so cha bhi neach diomhan, *
Cha'n fhaigh iad clos—ach 's fois gun sgios i.

6. Is fois o'n t-saoghal i, is o'n diabhol;
Is fois o'n fheoil i, 's o ana-mhiannibh;
Is fois o pheacadh, 's o chiont gu sior i,
O imcheist inntinn, is o gach pianadh.

7. 'S a chum an fhois so a dheanamh diongmhalt,
'N a cois bi leanmhuinn àrd shaibhreas siorruidh,

---

* *diomhanach.*

'Chuireas gu h-iomlan gach crois air dhi-chuimhn,
'S a ni le aoibhneas gach gnuis ro sgiamhach.

8. An àite euslaint, thig slàint' neo-chriochnach',
An àite laigsinn, thig lùs ni miorbhuil;
'S an àit an armachd a bh'air chriosduidh,
Thig ceol, is clarsach, is caithream shiorruidh.

9. An àit luchd-seolaidh, bi làth'rachd Chriosd ann,
O'n d'thig àrd fhoghlum 's an eòlas dhiadhaidh;
An aite teampull, bi gloir an Trionaid,
A Ni le sòlas gach cridh' a lionadh.

10. O Thi ro ghloirmhor! nis deonuich m'iarrtas,
Air sgath 'n Fhir-shaoraidh 's an d'fhuair thu riarach,
Duth mach mo pheacanna screitidh lionmhor,
Is dean mo shuidheachadh ann ad fhionain.

11. Thoir orms gu'n gluais mi do reir an riaghailt,
A d'fhag thu sgriobht' againn ann ad bhriathraibh,
Gu'n cuir mi cùl ris na nithe diomhain,
'S gun d'thoir mi gradh do na nithe siorruidh.

12. Bi' so mar earlas gu seas mi d'fhianuis,
A measg an t-slòigh sin tha soillseach, sgiamhach,
'Seinn haleluiah gun sguir, gun sgios dhuit,
Far nach tig oidhche na ceann na bliadhna.

## XX.

An cumhnant nuadh. Esec. xxxvi. 25—32.

1. Tha'n Tighearn cur an ceill a ghras;—
Feuch bheir mi sibh o dhoimhneachd bais;
Bheir mi air falbh an chridhe cruaidh,
Is mise mhain gheibh seirbhis uaibh.

2. Mo ghras mar shruth tha ruith do ghna,
A chum 'ur glanadh nis 's gu brath;
Da 'r n oibre aingidh bheir sibh fuath,
Is bidh sibh ùmh'l do Dhia nan sluagh.

3. Air so tha m' fhirinn toirt dhuibh cinnt'
Gu m' buin mi dhuibhse feadh gach linn,

Bi sibh 'n 'ur pobull dhomh gu brath,
'S cha ath'rraich dhuibh mo chaoimhneas graidh.

4. Co'lion, O Dhe, dhuinn d'f hocal naomh,
'S gu saibhir doirt' do ghras o neamh,
A chum 's gun iarr ar anma Dia,
O doirt' do Spiorad nuas gu fial.

5. O 'n am san d' thug thu beatha seach,
A'm meud do throcair do aon neach;
Tha 'n obair naomha uile uait;
O tùs a bhos gu crioch a shuas.

## XXI.

### Dia reidh ann Criosd. Rom. v. 1, 2—10, 11.

1. 'Se 'n t-ainm is caomh' a dh'ainmichear,
Mo Shlan'ear is mo Dhia;
Co 's urra cul a chuir ri d' ghradh,
'S ri d' throcair phailt, a Thriath?

2. 'S ann le do bhàs is d'aiseirigh
Leig Dia dhuinn ris a ghradh;
Is ann le d' eadarghuidh air neamh,
Tha'n Spiorad leinn a tamh.

3. Mur f haic mi Dia, an nadur dhaoin',
Cha 'n f haigh mi co-f hurtachd;
Tha 'n Trionaid ghlormhor agus naomh,
Do m' inntinn uabhasach.

4. Ach 'n uair a chi mi gnuis mo Thriath,
Tha sith is sòlas teachd;
Tha ghras a' cuir gach geilt air chul,
'S 'g am dheanamh umh'l d'a reachd.

5. Tha cuid aig earbs, nan gniomhibh fein,
'S nan gliocas deanamh uaill;
Ach 'se Dia foillsichte 'san f heoil,
Is dochas dhomh gach uair.

6. A so amhain ni mise uaill,
A bhos is shuas gu bràth;
Feadh uile linne bhith-bhuantachd,
Air so bu mhiann leam tàmh.

## XXII.

### Freasdal an Tighearna Diomhair gidh-eadh trocaireach. Salm xcvii. 2. lxxvli. 19, 20.

1. Oibrichidh Dia an diomhaireachd,
 A choilion' oibre mhor;
Is bheir mu'n cuairt gu h-iongantach,
 Gach ni tha chum a ghloir.

2. Coisichidh e 'san fhairge gharbh,
 Siubhlaidh air sgiath na gaoith;
Theid e air carbad neula tiugh,
 Air feadh a chruinne che.

3. An doimhneachd gliocais tha gun chrioch,
 'S tha fior neo-mhearachdach,
Dealbhaidh e gach crioch mar 's aill,
 Le thoil ard-uachdranach,

4. Glacaibh mor-mhisneach ùr a naoimh,
 'S na biodh 'ur dochas fann:
Brisidh na neoil chur sibh fo gheilt,
 Le trocair air 'ur ceann.

5. Le 'r buaidhibh fann na d' thugaibh breith,
 Air Dia, ach earbaibh ann;
Air cul-thaobh freasdal mi-thlusach,
 Tha trocair chaomh gach am.

6. Tha chriochaibh 'g abuchadh gu luath,
 'G an taisbean fein gach uair;
Ged robh am blà ro shearbh a bhos,
 Bi thoradh milis shu as.

7. Mi-chreidimh theid gu cinnt' a thaobh,
 O fhirinn fhior-ghlan Dhe;
Gu ath-ghearr minichidh e so,
 'S gu soilleir chi sinn e,

A leughadar, tha'n t-abstol Peadar ag radh anns an dara litir, I chaibdil 4 rann, "Trid an d'thugadh dhuinne GEALLANNA ro mhor agus luachmhor." Ma leughas tu le geur aire an 2, 3, agus 4 rann de na chaibdil so, chi thu gur ann do fhior luchd leanmhuinn Chriosd tha na geallanna so air an tabhairt, do na mhuinntir iompuichte, no mar tha'n t-abstol 'g an gairm, muinntir " a ta air dol as o'n truaillidheachd a ta anns an t-saoghal trid ana mhiann." Tha na dain a ta leanmhuinn air an deanamh mu chuid de na geallanna so; agus bu mhath leam rabhaidh a thoirt dhuitse, chum nach bitheadh tu 'gad mheal-ladh fein, nach buin a h-aon de na geallanna so dhuit, mar buin thusa do Chriosd. Is ann do chumhnant nan gras a bhuineas na geallanna so, agus mar eil thus' air d'aonadh ri Criosd tre chreidimh, tha thu fhathasd an taobh muigh do na chumhnant so, agus cha 'neil coir agad air aon de a shochairean. Ach 's ann tha thu fo chumhnant briste nan gniomh, agus 's e bhuineas dhuit mallachdan a chumhnant sin; (Gal. iii. 10, 11, 12, 13.) Agus gu cinnteach tuitidh na mallachdan so gu trom air do chorp agus air d'anam anns an t-saoghal so, agus ann am bithbhuantachd, mar dean Dia ann an saibhreas a ghrais do dhusgadh o chodal ciontach, cunnartach a pheacaidh, agus do threorachadh a dh'iunnsaidh Chrisod arson beatha agus saorsa. O dean spairn chruaidh gu dol a steach air gheata chumhang.

## XXIII.

### Neart do reir ar Feum. Deut. xxxiii. 25.

1. Ge truagh mo chor, cha bhi mi caoidh,
Le m' acain theid asuas mo laoidh,
A chionn gu bheil mo Thriath ag ràdh,
" Do neart bidh amhuil mar do là."

2. Airc agus eagal ge d' robh dlù,
Sior-sheinnidh mi do Dhia le cliu;
Oir tha mo Shlan'ear caomh ag ràdh,
" Do neart bidh amhuil mar do là."

3. Mo fheuchainn ge d' robh teann is buan,
'S ge d'iadh mu naimhdean orm mu'n cuairt,
Gabhaidh mi misneach, 's Criosd ag radh,
" Do neart bidh amhuil mar do là."

4. Deamhain is daoine ge do sheas
Le cheile leagta chum mo sgrios,
Cha'n eagal leam is Ios' ag radh,
" Do neart bidh amhuil mar do là."

5. Tinneas ge d' thig, le bochduinn 's bàs,
'S gach olc a dh' fheudas duine chràdh,
Mo Thriath bidh dlù, le cònadh ghràis,
'S mo neart bidh amhuil mar mo là.

## XXIV.

MAR DO LAITHEAN, IS AMHLUIDH BHIOS DO NEART. Deut. xxxiii. 25.

1. A naomh fo bhron, gu Chriosd thig dlu,
'S gealladh do Shlan'ear cluinnidh tu;
Tha esan 'g radh d' am buin gach feart,
A reir do laithean, bith' do neart.

2. Na leig le d' chridhe fann a radh,
Cionnus a sheasas mi an la?
Oir thubhairt Dia, dan dual bhi ceart,
A reir do laithean bith' do neart.

3. Tha thusa lag, 's do namh tha treun,
'S ma bhios an cogadh buan is geur,
Teichidh do namh roi' Righ nam feart,
Oir mar do laithean bith' do neart.

4. Ma thig geur leanmhuinn ortsa dlù,
Dean taic de Chriosd, is dionar thù,
'S an deuchainn theinnteach chi thu 'm feasd,
A reir do laithean bith' do neart.

5. 'N uair ghiulan's tu an crann a ceus',
Amhghar, is iarguin, anns gach ceum,
No du-bhron, 's easbhuidh throm is goirt,
Ghna reir do laithean bith' do neart.

6. 'N uair thaisbean's bas e fein gu dlu;
Ni Criosd do Shlan'ear dhuit an t-iuil,
Gheibh d'anam as le Righ nam feart,
'S a reir do laithean bith' do neart.

## XXV.

CHA 'N FHAG MI AM FEASD THU. Eabh xiii. 5.

1. Cia lionmhor gealladh thug ar Triath
Do phobull naomh a ghraidh!
Deir e—'s gu cinnteach tha e fior—
"Cha 'n fhag mi thu gu brath."

2. Ged' robh ur trioblaid mor san t-sao'l,
'S bhur naimh' ged' fheuch ri 'r cradh;
Deir e—is coilionaidh gun cheist—
"Cha 'n fhag mi thu gu brath."

3. Bhur cairdean caomh ged' aicheun * sibh
Gun aobhar no cionfà,
Deir e—'s nach dubhairt e gu leor—
"Chan 'n fhag mi thu gu brath."

4. Ur naimhdean fuileachdach is treun,
Ged' chathaich ribh do ghnà,
Deir e—is biodh ur 'n earbsa ann—
"Cha 'n fhag mi thu gu brath."

5. Ifrinn is bas ged' fheuch le cheil',
Bhur dealachadh o ghràdh,
Lan dhearbhaidh siorruidheachd gur fior,
Nach fhag e sinn gu bràth.

## XXVI.

BIDH SITH AGAIBH ANNAMSA. Eoin xvi. 33.

1. Eisdibh, a naoimh, le aire mhaith,
Ri guth ro-chaomh 'ur Righ;
Deir e,—is biodh 'ur cridhe ait—
"Annams' bidh agaibh sith."

2. Ged' eirich trioblaid air gach laimh,
'S ur namh 'n 'ur 'n aghaidh stri,
Deir e—'s nach dubhairt e gu leor—
"Annams' bidh agaibh sith."

3. Ciod, ged' ghabh truailleachd tamh a stigh
Cuir doilgheas air ur cridh;
Deir e, a dh' aindeon gach aon namh,
"Annams' bidh agaibh sith."

4. Ged' 's eigin duibh dol troimh na bhàs
Gu fois, o'n turas sgith,
Deir e,—'s gu cinnteach tha e fior,
"Annams' tha agaibh sith."

5. N uair chi sibh m'aghaidh ann an gloir,
Mealaidh sibh i gun di;
Is dearbhaidh siorruidheachd gur fior,
Gu'm faigh sibh annams' sith.

---

* *aicheadh.*

## XXVII.

IORASLACHA IS ARDACHADH CHRIOSD. Rev. i. 18.

1. Ciod e an onoir bheir sinn uainn
Do 'n Tighearn Iosa Criosd an t-Uan,
An uair nach cuir ard-aingle fein,
A chliu 's a ghloir gu bràth an ceill.

2. 'S airidh Thus' bha aon uair marbh,
A Phrionnsa na beath' dh'òl domblas searbh:
'S a choisinn slainte shiorruidh dhuinn,
Air onoir, 's gloir air feadh gach linn.

3. Cumhachd, is mòralachd b' e dhuais,
Dhiteadh le samhla' breith aon uair;
Do Iosa buinidh Gliocas Dhe,
Ged' chaidh a dhit' mar neach gun cheill.

4. Gach uile shaibhreas buinidh dha,
Ged' dh' fhuiling e gu ruig a bhas;
Dhasan thugaibh gloir gach am,
Dh' fhag gach doilgheas air a chrann.

5. Onoir neo-bhàsmhor 's dligheach dha,
An àite ea-coir, masladh, 's tàir;
'S a nis chuir Dia le laimh mu cheann,
Coron gloir, gun droighinn ann.

6 Beannuicht gu siorruidh gu robh 'n t-Uan,
A choisinn dhuinne slàint bhith-bhuan;
A chliu biodh Aingle cuir an ceill,
'S gach duil ag radh gu h-ait, Amen!

## XXVIII.

ARDACHA AGUS GLOIR CHRIOSD.

1. 'S airidh an t Uan air cumhachd 's gloir,
Air feadh gach linn gu brath;
Gach pobull, 's treubh, is duil a t-ann,
Striochdadh gu ùmh'l na la'ir.

2. Chriochnaich e 'n obair uamhasach
Chaidh shonracha le Dia;
Chunnaic an cruinne-ce, is chlisg,
Le osnaich, geilt, is pian!

3. Feuch dh'eirich e asuas le buaidh
Gu deas lamh Dhe nan gràs;
Nis riaghluidh e air feadh gach linn,
A dh' aindeoin stri a nàmh.

4. Gach saibhreas, onoir, urram 's gloir,
Air talamh 's neamh le cheil',
Tilgidh iad uile sios 'na la'ir,
Le gairdeachas is geill.

5. Hosana ait! biodh neamh, is fonn,
A cuir an ceill a ghràs,
A taisbeana na beannachdan,
A fhuair e dhuinn le bhas.

6. Ard, is ni 's airde biodh a chliu
Air feadh gach linn ga sheinn;
Do 'n Uan a dh' iob'readh biodh gu brath
Ard Halleluiah binn.

## XXIX.

CRIOSD TIGHEARN NAN UILE. Acts x. 36.
Rom. xiv. 9.

1. Failte do ainm an Tighearn' Ios',
Striochdadh gach dùil ga luaidh;
An crùn tha Rioghail thugaibh leibh,
Is crùnaibh Righ nan sluagh.

2. Crunaibh e mhairtirich ar Dia,
Tha gairm ó altair shuas:
Freumh Iesse ardaichibh gu brath,
Is crunaibh Righ nan sluagh.

3. A ghineil thaghta Israeil,
Fuigheal ro lag is thruagh;
Failtichibh 'n Ti is Slan'ear duibh,
Is crunaibh Righ nan sluagh.

4. Ghentilich, sior chuimhnichibh.
An domblas searbh gach uair;
Tilgibh ur coran gloir na la'ir,
Is crunaibh Righ nan sluagh.

5. Gach òg is aosd d' an aithne e,
Tha moth'chadh ciont is truaigh,
Bi'bh ait le armailtibh na neamh,
Is crunaibh Righ nan sluagh.

6. Gach uile phobull agus treibh,
Tha'n taobh a bhos do'n uaigh,
Gach uile urram thugaibh dha,
Is crunaibh Righ nan sluagh.

7. O leis an aireamh lionmhor ud,
A fhuair na ainm a bhuaidh,
Gum bidheadhmaid air feadh gach linn;
A' crunadh Righ nan sluagh.

## XXX.

SONAS A CHRIOSDUIDH. Salm xxxii. 1, 2. agus xxxiv. 8—10.

1. Cia sona staid an duine naoimh!
Tha pheaca maite chaoidh,
Tha ' bheatha folaicht' ann an Criosd,
'N taobh thall do fheirg nan daoi.

2. Ged ann 'san fhasach gharbh an tras,
'S tric thairnear osna ghoirt,
Air dha bhi 'g earbsa 'n Dia gach uair,
Bheir esan dha ur neart.

3. Ma mhothaicheas e'n t-slat tha seimh
Ga chumail dlu do Dhia,
Ni 'm buile caomh a thoirt air ais,
O sheachrannibh, gu Thriath.

4. 'S an uair a thig an teachdair caomh,
Thoirt anam o gach cradh,
Eiridh e suas oscionn nan neoil,
Le sôlas ard gu brath.

---

Tha atharrachadh air a dheanamh air na sailm a leanas o'n doigh 's am bheil iad gu litireil anns an leabhar sailm a ta air a chleachdadh air feadh na Gaeltachd. Gidheadh cha 'n 'eil e air a smuanachadh gu bheil iad a bheag air an leasachadh leis an ath'rachadh so: oir cha b' urra sin a bhi; do bhri gur ann mar a ta iad gu litireil, a rinn an Spiorad Naomh an deachdadh arson

feum na h-eaglais anns gach linn. Agus mar is mo a dh' fhasas an fhior dhiadhachd ann an cearnaidh 's am bith de'n t-saoghal 's ann is mo a bhitheas 's an ionad sin do mheas air na Sailm mar a tha iad gu litireil; do bhri gu bheil barrachd ac mar dheachd an Spiorad Naomh iad os cionn gach meadhon eile. arson dusgadh aignidhean an aoraidh spioradail anns an anam.

Ach do bhri gu bheil na sailm a leanas, mar a ta iad a nis air an ath'rachadh, toirt solus air cuid do theagasgan an t soisgeul, feudaidh iad, tre bheannachadh Dhe, bhi feumail do mhuinntir a ta 'g iarraidh eolas na firinn.

## SALM I.

*Sonas an duine dhiadhaidh, agus leirsgrios nan aindiadhach.*

1. Cia sona 'n ti nach d'theid a thaobh
   gu slighe chlaon nan daoi!
   D' an comunn aingidh no d'am béus
   Nach tabhair spéis a chaoidh'!

2. Cia sona 'n ti ta gabhail tlachd
   do fhacal naomha Dhe,
   Ga ghleidheadh, oi'ch' is la, 'na bheachd,
   mar riaghail beatha 's béus!

3. An neach so bidh mar chraobh a' fàs
   aig uisge sàmhach sèimh,
   Nach caill a meas, ni 's mo n'a blà,
   's gun fhàillinn air a sgeimh.

4. Bidh anam ait 'na uile shaoi'ir;
   chan ionan 's daoine daoi,
   A bhios mar mholl air fhuadachadh
   air sgiathaibh luath na gaoith.

5. Na h-aingidh, là a' bhreitheanais,
   o dhiteadh cha d' theid as;
   Is ann an co-chomunn nan naomh
   a h-aon diu chaoidh' cha seas.

6. Oir, slighe ghlan nan daoine naomh
   tha caomh an' sealla Dhia,
   Ach do na h-aingidh diolaidh e
   sgrios siorruidh agus pian.

## SALM LXXIII.

*An imcheist inntinn anns an robh Asaph ri faicinn soirbhachadh nan aindiadhach, agus an doigh 's an*

*d'fhuair inntinn fuasgladh. Faodaidh an Criosduidh bhi tric air a bhuaireadh 's an doigh cheudna.*

1. 'Nis tha mi dearbhta gu bheil Dia
ro chaomh da mhuinntir fein,
Aon uair ge d' chuir mi so an ag,
làn amharuis is péin.

2. Oir ghabh mi farmad ris na daoi
bha soirbheacha' mu 'n cuairt;
Tha 'm beatha (shaoileam) làn do àgh,
gu 'm bàs gun ghoith no truaigh,

3. Cha 'n 'eil iad saoth'racha' gu goirt
fo dhocair mar tha cach;
Le ainneart tha iad comhdaichte,
's le sogh tha 'n colann làn.

4. 'Nan còradh tha iad ceannairceach,
a' labhairt 'n aghaidh neimh;
Is Dia no duine cha d' theid as
o'm masladh is o'm beum.

5. Fan aobhar sin tha pobull De
ag radh 'nan eigin mhoir,
Nach toir an Ti is aird fanear,
's nach dean air thalamh coir?"

6. Tra tha iad so an soirbheas phailt
's gun airceas air an stor,
Nach diomhain dhomhsa bhi co naomh,
's gidheadh ga m' chlaoi' gu mor?

7. Le smaointibh amaideach mar so,
bha m' anam air a chlaoi';
Gidheadh, nan labhrainn iad amach,
bhiodh doilgheas air na naoimh.

8. Ach bha a' chuis 'na h imcheist orm,
riamh gus an d' fhuair mi fios,
Am facal 's ann an teampull De,
mar theid 'na dheigh so 'n sgrios.

9. Air àite sleamhuinn chuir thu 'n cas,
's grad-thuitidh iad asios,

Gu slochd is uamhainne na 'n h-uaigh.
'sam bi iad truagh gu sior.

10. Mar aisling, n uair a dhuisgeas neach,
an àgh theid seach gu brath,
Oir thusa, Dhia, tra dhuisgèas d'f hearg,
sgriosaidh gu garg do naimh'.

11. Cia baoth mata mo bharailse,
tra ghabh mi farmad riu?
Cha b' f hearr mo thuigse is mo chiall,
an lathair Dhia, na brùid.

12. O so amach bidh mi gu bràth
earbsach a d' ghras, a Dhe;
Oir 's tusa chum mi suas do ghnà,
le d' ghairdein neartmhor treun.

13. Stiuiridh tu mi le d' chomhairle,
ré fad mo bheatha bhos;
'S na dheigh sin bheir thu dhomh, an gloir,
cònuidh gu brath is fois.

14. Co agam anns na neamha shuas,
a Dhia nan sluagh, ach thu ?
Is ni bheil neach air thalamh bhos,
ach thus' sam bheil mo dhùil.

15. Mo cridh ge d' fhàilnich agus m' fheoil,
gheibh m'anam treoir uait féin;
Is tu ma neart 's mo chuibhrionn buan,
a bhos is shuas, gach rè.

16. Ach leirsgrios thig air daoine daoi,
a chaoidh' bidh iadsan truagh;
Oir sgriosaidh Dia na h uile neach
a theid air seachran uaith.

17. Ach dhomhsa 's maith teachd dlu do Dhia,
's e Dia mo thearmunn treun,
'S a nis agus a ris gu brath,
cuiri mi ghràs an ceill.

## SALM XLIX.

*Crioch thruagh nan ain-diadhach shaibhir.*

1. Eisdeadh gach neach air thalamh ta,
ma 's ard na ioſal é;
Mo theagasg buini do gach neach
a thoirt fanear gu seimh.

2. An laithibh docair agus truaigh
gabhamaid cruadal treun:
Cha'n f hada bhios luchd-uilc ri claoi';
sgriosar na daoi gu leir.

3. An t aingi uabhrach ged' tha 'n tràs
ri ràiteachas a' mhaoin,
Cha ghleidh a storas e o'n bhàs,
's a bhrathair fein cha saor.

4. (Cha saor e anam le chuid oir;
cha chum se beo aon neach;
'S chan f huasgail idir é o'n bhàs;
chaidh là nan gràsa seach.)

5. Tha glic is gorach uil' a' falbh,
cha dean an sealbh dhoibh feum;
Siubhlaich iad as, gun bheag thoirt leo,
's fàgaidh an stòr nan déigh.

6. Saoilear leo 'n tràs gu mair am maoin
gun chaochla, fad nan déigh;
A' tabhair air am fearann ainm
do reir an ainme fein.

7. Ach 's goirid cuairt an droch-dhuine,
ge d' robh e 'n onoir ard;
Mar ain-mhi aig an robh a chuid
's a bheatha so amhàin.

8. Air maduinn dhlu na h-aiseirigh,
cia sona staid nan naoimh!
Gu onoir dùisgear iad anios,
tra dhitear daoine daoi.

9. Farmad mata na bitheadh ort
tra chi thu droch-dhuin ard;

Oir 's goirid gus an tuit e sios
co iosal ris an làr.

10. An sin cha toir e aon ni leis
de 'n stor a bh' aige bhos;
Cha lean ris inbhe anns an uaigh,
's cha tabhair uaisl' da fois.

11. 'Na shuilibh fein ge d' bha e glic,
's ge d' chual e tric o chàch
Gur maith a rinn e, 's gu 'm bu cheart
bhi toirt do 'n t-saoghal gràdh.

12. Anam gidheadh ma dhearmad e,
co ghabhas farmad ris?
Mar ainmhi, f huair an corp a shath,
ach c' àit bheil anam nis?

## EARRANN DE SALM LXV. &c.

*Maitheas De anns a chruthachadh agus anns an fhreasdal.*

1. Is ann le d' nearts' a shocruicheadh
na sleibhtean air am bonn;
'S tu chaisgeas luasga' mor nan sluagh,
is fuaimneach fhairg is thonn.

2. Is tus' tha riaghladh thar nan trà;
is leat an là 's an oi'ch:
'S tu dhealbh a ghrian 's na reultan iuil,
's tha cumail riu an soills'.

3. Criocha na talmhainn shocruich thu,
gu daingean air gach lamh;
An samhra teith 's an geamhra fuar
bheir geill gach uair do d'àithn'.

4. Tha oibre iongantach do lamh
toirt anns gach ait oirt sgéul;
Tha maduinn 's feasgar gach aon là
a' cur do ghradh an ceill.

5. An talamh tha thu taiseacha'
le frasaibh ciuin nan speur;
S a' toirt air arbhar 's luibhean fàs,
a dh' àrach daoin' is spreidh.

6. Tha mhachair lan de thoradh trom,
'S an f hasach lom fo bhlà;
Gàir aoibhneis anns gach uile ghleann,
'S na beanntai freagairt dà.

7. Na h-ainmhi ait bheir dhuitsa cliu;
oir 's tu tha toirt doibh bidh:
Aimsir na bliadhna stiuraidh tu,
o tus gu ruig a crioch.

## SALM CIV.

*An Ni ceudna.*

1. O m' anam! beannuich thusa Dia.
Mo Dhia! 's tu 'n Triath ro mhor,
Tha air do sgeadacha gu bràth,
le onoir ard is gloir.

2. Chuir thusa solus dealrach glan,
mar f halluing umad fein;
'S mar chuirtean thar do chathair-righ
'mach shin thu neamh nan speur.

3. 'S tu rinn na h-aingil ghlormhor ard,
gu bhi ad làthair fein;
'S co grad ri lasair dhealanaich,
do d'f hacal bheir iad geill.

4. 'S tu shuidhich stéidh na talmhainn so,
's a sguab air falbh an tuil
A chòdaich aghaidh; 's a ghrad-theich,
tra leig thu mach do ghuth.

5. Dhruid thus' an cuan 'na leabai' fein,
o n eirich àiteachd suas,
Bhristeas 'na shruthaibh o na sleibh,
thoirt deoch do spreidh 's do bhuar.

6. Na sruthai' so (tha siubhal sios
feadh ghleanntaibh agus ghlaic)
Ni 'm fearann torach, 's bidh na sloigh
'ta chònui ann ro ait.

7. Tha Dia toirt air an f heur bhi fàs,
a bheathach' ail is spreidh;
Is arbhar arson lòn do dhaoin'
bheir thu maraon, a Dhe.

8. Le fion is ola mar an ceudn'
rinn thusa, Dhe, sinn ait;
An talamh sgeadaich thu le coill,
's le craobha meas gun airc.

9. Na craobhan so ni ait na h-eoin
a bheir, le 'n ceol, duit cliu;
'S ni ainmhi fhiadhaich tamh fo 'n sgàil
trid d'fhàbhair do gach duil.

10. Oir do gach duil is pailt do ghràs,
is thug do lamh gu fial
Na nithe maith sin dhoibh gu leir,
tha reir am feum 's am miann.

11. Chuir thusa gealach anns an speur,
a chur an ceill nan tra;
Is theagaisg thu do 'n ghrian an uair
san druid i suas an là.

12. Thig dorchadas an sin gu luath,
's theid uabheistan na fri
A sholar cobhartaich 's gach ait,
o d' lamhs' ag iarrui' 'm bith.

13. Ro' eiri greine pillidh iad
aris gu 'n garuidh fein:
Is theid an duine mach gu shao'ir,
gu aoma' sios na grein'.

14. Cia lionmhor d'oibre iongantach
a rinneadh leat gu glic!
O cheann gu ceann tha 'n talamh làn,
de d'fhabhar is de d'iochd.

15. Is amhluidh tha an Fhairge mhor.
Cia lionmhor iad a sloigh!
Gidheadh do fhreasdal-sa tha, Dhe,
toirt doibh gu leir an loin.

16. An toirbheartas a dheonuich thu
is leor arson an riar;
Fosglaidh tu gu pailt do lamh,
is sasuichear am miann.

17. Do ghnuis ma cheileas tusa uath,
gheibh iad gu luath am bas;
Ach d'ordugh cuiridh tu anuas,
's thig gineil nuadh 'nan àit.

18. Tha gloir Iehobhadh maireannach
air feadh gach uile linn;
Is gabhaidh e gach aon uair tlachd
's na h-oibre maith a rinn.

19. Anuas le feirg ma sheallas tu,
an talamh bidh air chrith:
Ach grasmhor bidh do ghnuis do d' shluagh,
gun uabhas uair air bith.

20. Dhuit bheir mi fein, a Dhia is aird!
moladh is gradh ri m' bheo:
An cian a mhealas mi mo bhith,
dhuit bithi mi toirt gloir.

21. Is aoibhinn leam bhi smaointeachadh
air Dia co caomh 's co mor;
'S mo dhuil gu faigh mi shuas 'na la'ir,
sonas gu brath is gloir.

22. Olc no luchd-uilc gu brath cha bhi
'san rioghachd sin an aigh;
Far 'm bi aingle agus naoimh,
toirt aora, dhuit, gu brath.

## SALM CXXXVII.

*Staid a Chriosduidh anns an t-saoghal so.*

1. Aig sruthaibh coimheach Bhabiloin
na h-Iudhaich shuidh, lan broin:
An sin air Sion chuimhnich iad,
's gun chuimse shil an deoir.

2. Air gheugaibh seilich chrochadh leo
an clarsaichean an sin;
Ach iadsan a rinn braighde dhiu,
dh'iarr orain orra 's gean.

3. Seadh iadsan le 'n do chreachadh iad,
dh' iarr luaghair orra 's ceol;

" Seinnibh de laoidhibh Shioin dhuinn,
(ars iadsan) mar bu nos."

4. Is amhluidh tha, 'san t-saoghal so,
na naoimh an duthaich chein;
An dathigh tha san t-saoghal shuas,
's ann air tha 'n luaidh 's an speis.

5. Cha 'n urra sinn, an duthaich chein,
speis thoirt do aighir faoin;
Ach cliu Iehobhadh seinnidh sinn;
's ann airsan tha ar gaol.

6. Mur cuimhnich mi mo dhathigh ard,
ri m' laimh nior lean a lugh.
Mo theanga mur toir cliu do Dhia,
leanadh ri m' ghial gu dlu.

7. Is taitniche leam fein gu mor,
bhi tabhairt gloir do Dhia,
Na aighir saoghalt, air a mheud,
nach fiu air speis no miann.

8. Na leig le naimhdibh m' anma, Dhé,
m' aoibhneas ro-mhor thoirt uam;
Na tilgeadh iad mi sios gu làr,
a'm làithibh lag is truagh.

9. 'S nearachd am fear a chathaicheas
an aghaidh gach aon lochd;
A gheibh air buaire 's peaca buaidh,
's a bheir sior-fhuath do 'n olc!

10. 'S nearachd am fearr a cheannsuicheas
ceud fhas an uilc 'na cridh,
Chlaoidheas a namh tra tha e maoth,
mu'n tig an smaoin gu gniomh.

( 11. An neach so, le Ard-thriath nam buadh,
rioghaichidh shuas gu brath,
Is aoibhneas siorruidh mealaidh e
le aingil ait 'na la'ir.)

A CHRIOCH.



